LEABHAR

# Ceasnuighe Aithleasuighte,

ATA NOCHDA

## MEARACHDA SONRUIGHTE

# EAGLAIS NA ROIMH.

Ath Chlo-bhuailt' le LEASACHAIBH Eagsamhail thaobh Firineadh, Ughdarrais, agus Riosunaidh.

Leis am bheil e air a dhearbha'.

I. Nach 'eil coir air bith aig' a Phapanachd AOSTACHD agairt.

II. Gu 'm bheil i na mòr THRUAILLEACHD air CRIOSTUI'-EACHD.

III. Gu 'm bheil i cur mar fhiacha TEAGASGA' agus Bar'aile ata MILTEACH do 'n UACHDRANACHD THALMHAIDH.

---

Air Eidear-Theangachadh gu GAIDHLIG ALBANNAICH le Neach aig' am bheil Deagh Rùn do Fhirinn, agus do Shìth.

---

Noise deir an Spioraid gu soilleir, ann sna h aimsiribh deireannach gu'n treig dream araidh an creidimh, a' toirt aire do spioradaibh mealltach, agus do theagasgaibh dheamhan: A' toirmeasg posaidh, agus ag iarrridh bidheanna a sheachnadh, a chruthaich Dia chum an gabhail maille re breith-buidheachais leosan a 'ta creidsin, agus aig am bheil eolas na firinn. 1 Tim. iv. 1, 3.

A mhnintir ionmhuinn, na creidibh gach uile Spioarad, ach dearbhaibh na Spiorada, an ann o Dhia ata iad. 1 John iv. 1.

Uime sin thigibh amach as am meadhon, agus dealaichibh riu, deir an Tighearna, agus na beanaibh ris an ni neo-ghlan; agus gabhaidh mise a'm' ionnsuidh sibh, agus bithidh mi a'm' Athair dhuibh, agus bithidh sibhse 'nar mic agus 'nar ingheana dhamh-sa, deir an Tighearna uile chumhachdach. 2 Cor. vi. 17. 18.

Clo'-buailt' ann DUN-EUDAIN,

Le DAIBHIDH MAC-PHATRIC. M DCC LXXIX.

# CEASNUIGHE AITHLEASUIGHTE a Nochdadh MEARACHDA SONRUIGHTE EAGLAIS NA ROIMH.

Ceist. *CREID an Creidimh ata thu 'g aidmheil?*

*Freagradh.* Ata me do'n Chreidimh Aithleasuighte.

C. *Ciod ata thu ceallucbadh le Aithleasaighte?*

*F.* Aon nach 'eil a' gabhail re teagasg air bith, mar riaghail creidimh, ach a mhead 's a 'ta ann san scrioptur naomh; agus ris an abrar Protestanach, thaobh bhi togbhail fiaghnais an aghaidh mearachda' eaglais na Roimh.

C. *Ciod ata thu ciallucbadh le Papanach, no Romanach Coitchinn?*

*F.* Aon at 'g admheil umhlachd do'n Phapa mar cheann eaglais Choitchinn Chriost air thalamh, agus do uil'-aitheantaibh agus riaghailtibh eaglais na Roimh; agus bhi ag creidsin gach teagasg agus reachd ata 'n eaglais sin ag teagasg, nithe ata sinne 'ta 'g admheil a chreidimh aithleasuighte 'meas gu bheil moran dhiubh 'nam peacadh agus lan mearachd, mar ata iad an aghaidh focail De, no ar a chuid as lugha gun bhunchar air bith ann.

C. *An ainmigh thu cuid dhúibh sin dhamh?*

*F.* Feadar an togbhail faoi' thri chinn choitchinn.

I. Na h àitheantaibh agus na reachdaibh eaglais na Roimh ata lochdach na nadur fein, mar ata iad gu direach an aghaidh áitheanta Dhe. II. Na teagasgaibh sin eaglais na Romh ata 'ndara cuid a' toirt misneach do dhaoinibh an gniomhartha peacach; no' ta 'g an tarraing chum peacaidh gun fhios. III. Na cinn chreidimh, ata eaglais na Roimh ag teagasg, nithe mar ata iad an aghaidh nan scrioptuir naomha, ata 'na mearachda ro-chuntartach.

I. C. *Creid iad na h áitheantaibh agus na reachdaibh sin eaglais na Roimh, ata gu direach an aghaidh áitheantaibh Dhe?*

*F.* A chuig ſin a leanas, gu ſonruighte.

1*ſt.* Bhi ag diùltadh do 'n phobul ſaor ghnathacha' nan ſcrioptuir naomha.

2*d.* Bhi ag diúltadh a chupain do 'n phobul ann ſan t ſacramaint.

3*d.* Bhi ag ordugha' urnaigh fhoilleaſach a chur ſuas ann an cainnt nach tuigear leis a phobul.

4*th.* Bhi ag òrdugha' urnaigh a dheanamh re naoimh agus re ainglibh.

5*th.* Bhi ag órdugha' iomhaghin a chur ſuas ann nan eaglaiſibh chum as gu ſtreacha' daoine ſios 'nan lathair.

C. *Cionnas ata thu co-ducha gu bheil bhi diultadh ſaor ghnathacha' nan ſcrioptur do dhaonibh gu ſoiller an aghaidh focal De?*

*F.* Do bhri 'gu 'm bheil è air àithne gu ſoilleir do gach duine an leughadh. "Rannſaichibh na "ſgriophture, oir ata ſibh ſaoilſin gu bheil á' bhea-"tha mhairtheanach agaibh ionta-ſan," Eoin v. 39. Ata 'n t abſtal ag ſparradh air na braithribh uil' a litir a leughadh, 1 Theſſ. v. 27. agus ata 'n Tighearna le Maois, ag áithne do an h uile, na ſcrioptuire naomh a leughadh agus a thuigſin, air achd as gu 'm bith-eadh iad comaſach an teagaſg d' an ſliochd: "Uime "ſin taiſgidh ſibh ſuas mo bhriathra ſin uile ann "ar criodha, agus ann ar 'n anamaibh,—agus teag-"aiſgibh d' ar clainn iad," &c. Deut. xi. 18, 19. Agus do bhi na Bereanaich air an cliuachadh air ſon bhi rannſuchadh nan ſcrioptuire gach aon la, Gniomh xvii. 2. agus ata a chliu ſo ag dearbha gur dleaſdanach bhi leughadh nan ſcrioptuire, amhail as mar gu 'm b' àithne è.

C. *Nach raibh aithreachuidh na h eaglais ag teann ſparradh air daoinibh na ſcrioptuire naomh a leughadh?*

*F.* Bha iad. "Na ſmuainteachibh, (deir Auſtin "ris an t ſluagh) gur leóir dhuibh na ſcrioptuire a "bhi agaibh ſan eaglais, ach mar an ceadna 'n 'ar "'n ionadidh-comhnaidh, chum 'ſ gu leughá ſibh "iad;

" iad ; no fúigheadh neach eile chum an leughadh " dhuibh." Agus " b' fhearr leam, (deir Origin) " gu deanamaid mar ata é ſgriobhta, Na ſcrioptuir a " rannſuchadh."—Agus deir Chryſoſtom, " Eiſtibh " rium a ſhluagh choitchinn, ſibhſe a mhuintir an " t ſaoghail, fuigheadh am Biobul, an ioc-ſhlaint " fhallain anma ſin, ata leughadh nan ſcrioptuire " naomha n' as feumaile dhuibhſe na 'ta é do 'n " mhanach *."——Agus ata Jerom ag innſeadh dhuinn, " Gu 'n cluinteadh an crann-fhearr ann " ſa mhachair a' ſeann Laoidheadh-molaidh, agus " an luchd oibrigh ann ſan fhion-ghara a ſeann " Sailm Dhaibhi."—Agus ata 'n t athair diadhaidh ſo cuideachd, ag aithris air Paula, bain-tighearna chrabhach ann ſna laithibh ſin, agus ag radh, " Gu roibh é mar fhiacha air a h óighibh, gun " aon là a leigeil thairis gun chuibhroinn eigin " do na ſcrioptuire fhoghlum."—" Ata è feumail " (deir Baſil) do' n dream ata óg ann an diadhachd " na ſcrioptuire, fhoghlum chum 'ſ gu 'm bitheadh " an inntin air a daingneacha ann an diadhachd, " agus chum 'ſ nach bitheadh iad air an cleachduin " re beul theaguiſg dhaoine."

C. *Nach 'eil na Papanaich a cur rompa, gu raibh an comas a fhuair an ſluagh air an ſcrioptuir a leughadh, na chionſath air iomadh mearachd ?*

*F.* Ata iad : Ach ata na mearachdaibh ſin ag togbhail cinn gu h araid, o ain-eolais air na ſcrioptuire maille re uaill, dulchanachd, agus mianna docharach.

C. *Ach nach raibh na ſcrioptuire air uaireadh, air a mioghnathach', agus air an truailleadh leis na h ain-eolaich, agus dream neo'-fhoghloimte ?*

*F.* Ge do dh' fheadadh ſo tachairt air uaireadh, cha deadh rioſunt é an aghaidh leughadh nan ſcrioptuire,—ata na nithe as fearr air an t ſaoghal buailteach do 'n mhio-ghnathacha' ſo, agus é da ı ireadh



* Fear do 'n chleir.

ag tachairt,—eadhon, flaint, folus, faorfa, co mhaith re eólas.—Ach am feadar uime fin, an toirt air falbh? —Am feadar fàth eólais a ghabhail air an fhirinn a bhacadh do dhaoinibh, air eagal tuiteam ann a' mearachd?

C. *Cionnas ata thu co-dughadh gu bheil e gu foilleir an aghaidh focail De, bhi diultadh a chupain do 'n t fluagh fan t facramaint?*

*F.* Ata e gu foilleir an aghaidh briathra Chrioft ann a h ordugha; "Oluidh uile dheth," Matth. xxvi. 27. Agus ata 'n t abftol Pol ag toirt áithne do gach neach a dh itheas do 'n aran, òl do 'n chupan mar an ceadna, 1 Cor. xi. 28.

Ata e r' a thoirt fainear of-bar, Gu bheil luadhair a chupan ann fan Tiomna Nuadh, n' as trice no air an aran.

C. *Nach 'eil comhairle Chonftance, ag aidmheil gu d' órduich agus gu 'n d' tug Crioft feachad an t aran agus am fion ann an facramaint na fuipeir, agus gu be gnathacha nan creidmheach o fhean an gabhail le cheile?*

*F.* Ata; ach ge d' aidmhich iad órdugh Chrioft, agus gnathachadh na h eaglais, o fhean a bhi mar fin, Gidheadh, dh' órduidh iad, nach gabhadh neach air bith an cupan ach na fagairtibh.—Agus ata comhairle Trent ag cur an ceill, "Co air bith a "fmuainteachas gu bheil e feumail do 'n phobul "an gabhail le cheile, gu 'm bheil é mallaighte."

C. *Am bheil na Papanaich a' toirt riofunaibh air fon a' chupain a chumail o 'n t fluagh?*

*F.* Ataid: Is iad fin a leanas cuid do na 'f cudthromaiche dhiubh, 1. An d' eagal gu 'm bitheadh fuil Chriofd air a dórtadh air an lár. 2. 'N deagal gu' rachadh am fion coifreigte a ghleidher air fon nan daoine tinn a' mugha. 3. Do bhri 'gu bheil moran nach urra boladh no blas fiona fhulang. 4. Do bhri 'gu bheil fion ro-ghann ann cuid do dhuthchaibh.—Thaobh a' cheud riofun dhiubh fin, ata é co mhaith an aghaidh an arain, no 'n abhlain a

thabhairt

thabhairt, oir feadaidh e brifeadh agus tuiteam air an làr, no bhi air a chafachd amach leis an luchd comoineacha.—Thaobh an dara riofun, ata na Papanaich ag deanamh feim dhe le moran mi-dhreach, do bhri' nach eil' iad ag amharc air an fhion an diaidh a choifreagadh, mar fhion, ach mar fhuil Chrioft, ni nach fhead air doidh air bith dol a' mugha.—Thaobh an treas, agus an ceathramh riofun, cha 'n fheadar idir an fparradh mar riofunaibh ann 'f 'gach duthaigh, a dhiultadh a chupain do 'n phobul.

C. *Ciod e is gnathacha 'do na Greugaich, agus do eaglaifibh eile ann fan airde an Ear ann fa chuis fo?*

*F.* Be an gnathacha' o thoifeach, agus gu 'n uig an lá duigh, an t facramaint a fhritheoladh do 'n phobul ann fan da ghne.

C. *Nach 'eil iomadh fgriobhach Papanach ag aidmheil, gu raibh na Criofaibh o fhean, re iomadh linn, a 'gabhail na facramaint air an da fheol?*

*F.* Ata iad, eadhon. Eccius, Salmeron, Lindamus, Valentia, Cofterus, &c. ag aidmheil fo.—Agus ata Caffander ag aidmhicheadh, " Gu raibh an eag-" lais o fhean, air a chuid as lugha ann fgach frithea-" ladh foilleafach re mile bliadhna ann diaidh " Chrioft, ag toirt nan elimeinte le cheile do 'n " phobul. *Confult. Art.* 13.

Ata Papa Leo an t ainmeil, ag innfeadh dhuinn', gu 'n do thoifeach an gnathacha fo, bhi ag gabhail faoi' aran amhain, leis na h eirceachdaibh Manicheanach. Agus ata Papa Gelafius ag ordughadh, " Mar gabhadh iad le cheile iad, gu bitheadh iad " air an conbhail uapa le chèile."

C. *Cionnas ata thu dearbha, gu bheil bhi deanamh urnuigh ann an cainnt nach tuigear leis an t fluagh, choitchinn an agaidh àithne fhoilleir De?*

*F.* Ata 'n t abftol Pol, ag toirmeafg a ghnathacha fo leis na briathraibh as treife, trid a cheathramh caibdeil deug d' a cheud litir chum nan Corinthi-

anach,

anach, gu h iomlan. "Oir ma ni mise urnuigh
" an teanga choimheich, ata mo spiorad ag deanamh
" urnuigh, ach ata mo thuigse neo'-tharbhach,
" (thaobh dhaoin' eile.) Cionnas a deir an ti a' ta
" an áite an duine gun fhoghlum, *Amen*, mar tuig
" è ciod é ata thu ag radh?" agus airis, " Mu thig
" an droing ata gun fhoghlum a steach, no daoine
" mi chreid'each, nach abair iad gu bheil sibh air
" boile?"

C. *Nach raibh gach duthaigh ag deanamh adhraidh foilleasach na n cainnt fein, ann sna ceud linnibh do 'n eaglais?*

*F.* Bha. Be so an gnathacha' seasmhach, re tuilleadh as sea ceud bliadhn' ann diaidh Chriost, agus cha 'n 'eil daoine foghlomte eglais na Roimh a' cur na aghaidh so.—Ata * Cardinal Cajeton ag radh, " Gu b' fhearr gu mor gu 'm bitheadh an gnathucha air aisig airis."—Agus ata Bellarmine ag aidmhiche, "Gu raibh na h Armenianaich, na h E-
" gyptich, na h Ethiopianaich, na Russianaich, agus
" droing eile, a 'gnathacha an cainnt fein ann na n
" cràbhadh foilleasach."

C. *Ciod e an t ughdarras leis am bheil eaglais na Roimh a 'cur mar fhiacha air daoinibh urnuighean a dheanamh ann an cainnt nach tuig iad?*

*F.* Le h ughdarras fein amhain; cha 'n 'eil í cuir roimpe barrantas o 'n scrioptuir, no o ghnathacha 'na h eaglais o shean ann sa chuis so, ach ag radh gu dàn, " Gu bheil cumhachd aice atharrach, no
" nithe nuadh a thoirt a steach a reir mar bhios na-
" dur na cuis, agus na h aimsir ag iarruidh, agus
" do reir na coir so, ataid ag agairt, feudair fiadh-
" nais na scrioptuiribh, agus gnathachadh na n ceud
" linnibh do 'n eaglais a chur a thaoibh le ordugh
" eaglais na Roimh."

C. *Nach 'eil e ro mhi-riusanta, seadh fos mi-dhiadhaidh, ann eaglas na Roimh, bhi ag ordughadh adhradh cràbhach*

* Priomh cheann.

*ach a choimhead ann an coinhtin nach tuigear?*

*F.* Ata: Oir ma ta e feumail gu 'n tuigeadh daoine ni air bith a ni iad ann an crábhadh, agus ma 'ta urnuigh na h aon do ghniomhartha ro shonruighte a chrábhaidh sin, 'séigin gu 'm bheil e ann sa cheim as airde mi riusanta, agus mi-diadhaidh teachd ann lathair an De neo'-chriochnaich ann cánmhuinn air am bi duine ain-eolach gu h uile.

C. *Nach 'eil e coslach gu 'bheil eaglais na Roimh fiosrach gu bheil a teagasg, a runaibh, agus a gniomh artha cronail, thaobh gu bheil i ag ordughadh a h adhradh ann cainnt nach tuigear?*

*F.* Ata. Agus gu dimhin, 's i mo bharail, gu bheil riaghliu'-fheara na h eaglais sin co glic ann a' ginealaich, as gu bheil iad ag tuigsin, gur h e an dorchadas ataid a conbhail suas na 'm bòthaibh àta bacadh do 'n t sluagh mearachd an airneis a thoirt fainear.

C. *Cionnas ata thu co-dughadh gu bheil adhradh agus urnuigh re ainglibh agus re naoimh, ata air ordughadh le eaglais na Roimh ann aghaidh áithne shoilleir Dhe?*

*F.* Do bhri' gu 'm bheil an gnathacha' so gu soilleir air a thoirmeasg, Col. ii. 18. 19. "Na mealladh aon neach bhur duais uaibh le irioslachd "thoileil, agus ádhradh do ainglibh, a' foirneadh a "steach gu dana chum nan nithe nach facadh e, "agus gun an ceann a chumail," (Josa Criost.) Agus ata sinn ag leughadh, gu do dhiult aingeal an t ádhradh so. "Feuch nach dean thu é," deir an t aingeal re Eoin, "oir is mise do cho'-shearbhiseach, "dean àdhradh do Dhia," Tais. xix. 10.

C. *Nach 'eil cuid do na sgriobhaich Papanach ag aidmheil, nach raibh urnuighean re naoimh ga n gnathacha re* 300 *bliadhn' ann diaidh do Chriost teachd a dh'ionnsuidh 'n t saoghail?*

*F.* Ata. Gu sonruighte ann * Priomh-cheann Perron, Richlieu, agus cuid eile. Agus ata e 'ra thoirt

* Cardinal,

thoirt fanear, gu bu choir do 'n riofun ataid ag toirt air fon dearmad nan fean linnibh air a ghnathacha fo, an cumail gu brath o 'n ghnathacha' fin a thoirt a fteach do 'n eaglais, " gu 'm bitheadh e tuilleadh " as cofmhail re iodhol-adhradh nan cinneach, agus " mar fo gu 'm bacadh e craòbh fgaoile an t foigeul."

C. *C' uin' a thoifeach urnuighean fhoilleafach re naoimh ann fan eaglais?*

*F.* Cha 'n 'eil a foilleir gu raibh fo air a dhaingneachadh gu 'n uig bliadhn' ar Tighearna 787, 'n uair a dh' orduigh dara comhairle Nice iad, agus do bhi a chomhairle fo air a diteadh le comhairl' eile ann am Frankfort, ann fa 'n bhliadhna 794, agus do bhi ádhradh re naoimh mar an ceadna, air a dhiteadh le comhairl' eile roimh an am fin aig Conftantinople ann fa bhiadhna 754, far an roibh 338 eafboig a' lathair.

C. Nach 'eil Solamh ann urnuigh re Dia ag radh, " Is thufa, eadhon thufa amhain, ata fiofrach air " croidheibh chloinn nan daonibh uile," *Nach breiflich mi-dhiadhaidh ma 'ta, bhi fmuainteacha' gu bheil aingle, na naoimh eolach air croidhibh dhaoine, agus gur cufboire adhradh iad?*

*F.* 'Seadh.

C. *Nach 'eil uirnuigh re naoimh agus ainglibh ag deanamh eacoir air ar Slan'ui'fhear beannuighte?*

*F.* Ata, a mhead as ata è a 'meas nach 'eil eideirmheadhoinearachd Chrioft leoir fhoghainteach, 'n uair ata daoin' a 'cur fuas coi-lion eidir-mheadhoineara maille ris fin, ge ta 'n fcrioptuir ag luadh " air " aon Eidir-mheadhoinear amhain eidear Dia agus " daoine, an duin' Jofa Crioft, a thug e fein mar " eiric air ar foinn."

C. *Nach 'eil na Papanaich ag agairt eifempleir Jacob air fon urnuigh re ainglibh?*

*F.* Ataid: Ach rinn Jacob urnuigh amhain ris an aingil a fhaor é, eadhon Jofa Crioft, a thaifbean e fein gu tric do na priomh aithreachaibh, agus ris

an

an deir Jſaiah, "Aingeal latharachd an Tighearna," Iſa. lxiii. 9.

C. *Nach 'eil e air innſeadh dhuinn gu 'm bheil gairdeachas ann lathair aingle De re iompughadh peacaich?*

*F.* Ata: Ach ge do dh' fheadas Dia iompughadh peacaich a nochdadh do ainglibh, agus do naoimh air neamh chum an ſonas a mheadacha; ata atharrach' mor eidear ſo agus eólas a bhi aca air croidhe dhaoine air thalamh, ni a bhuineas do Dhia amhain, agus as eagmhuis ſo, cha 'n fhead iad bhi na n cuſboire ádhraidh.

C. *Cionnas ata thu cho'-dughadh gu bheil e 'n aghaidh áithne ſhoilleir Dhe, bhi ag órdughadh iomhaighean a chuir ſuas ann an teampuil, chum ſ' gu ſtriochda am pobul ſios nan lathair?*

*F.* Ata 'n gnathach' ſin air a thoirmeaſg co ſhoilleir, as dh' fheadas briathra 'a labhairt ann ſan dara n áithn'. Exod. xx. 4, 5. "Na dean dhuit fein 'iomhaigh ſhnoighte, na ſtriochd ſios, agus na dean 'ádhradh dhoibh." Agus Deut. xvi. 23. "Ni mo 'a chuireas thu ſuas iomhaigh air bith, ni as fuath-'ach leis an Tighearn do Dhia."

C. *Nach 'eil na Papanaich ficſrach gu bheil an gnathacha ann ſo, an aghaidh ſin agus an leithid do áitheantaibh?*

*F.* Is coſmail gu bheil iad: Oir ann am moran l' an ceaſnuchain, ata 'n dara áithne, air a fagail amach; do bhri' gu bheil í co-direach ag diteadh n gnathachaidh, agus chum an t aireamh a dheanmh ſuas, ataid a' roinn na deicheamh àithne na dias.

C. *Ach nach 'eil iad' a' cur an ceill, nach 'eil iad a' deanamh ádhraidh ris an iomhaidh, ach a deanamh adhradh re Crioſt, agus re naoimh trid nan iomhaighean ſin?*

*F.* Ataid; ach cho ghabh ſo an leith-ſgeul o theacadh iodhol adhraidh; oir ata 'n áithne gu ſoilleir ag radh, "Na dean iomhaidh ſhnoighte air bith. 'Na crom ſios na lathair. Na cuir ſuas i." Agus fhidheadh, ata na Papanaich uile ga dheanamh ſo an teampuil, agus nan ionadaibh ádhraidh gun nóradh.

C. *Nach*

C. *Nach 'eil moran do ſgriobhaibh nan ſean aithreacha ag ſaothracha ann bhi diteadh ádhraidh iomhaighean, no bhi ga n gnathacha' mar chognamh do chrábhadh ?*

*F.* Ata.

C. *Naeh 'eil Auſtin ag amharc air ádhradh iomhaighean, mar ni o 'm bheil cron ag ſrutha air intinne dhaoine ?*

*F.* Ata é, oir deir eiſean, " N' uair a churear " ſuas dreach, cruth, no dealbh duine o 'ſ aird, ann " diaidh dha toiſeacha' air urram agus onoir fhaghail o 'n mhor ſhluagh, ata e gintinn ann ſ gach " duine na h ainminaibh gu mearachd as graineala, " agus ge nach mothaigh e ſan iomhaigh ſin, gluaſachd bheothail nadura' air bith, gidheadh ſaolaidh " é gu bheil dee eigin an taobh ſtigh dheth." *Auguſt. air Salm.* 113.

C. *Ge ta chuis mar ſo, Nach 'eil Bellarmine an gaiſgeach mor air ſon na 'm Papanach ag radh,* " Nach 'eil ádhradh r' a thoirt do iomhaighean amhain mar " eiſempleiribh, ach mar an ceadna gu direach, agus " da 'n taobh fein, chum 'ſ gu ſuidheicheadh ar " t adhradh orra ſan ?"

*F.* Ata é ag radh ſo. Faic *Tom.* iii. *Diſp.* 6. d' a ſgriobhaibh.

C. *Am bheil e fior gu bheil na Papanaich a' dol c fhada gu h an dana, as bhi cur a mach na Diadhachd, agu na Trionad Naomha, le iomhaighibh agus le dealbhaibh*

*F.* Ataid. Oir ata iad ag taiſbean Dhia a t Athair, coſmhail re ſean duine, le Joſa Crioſt n uchd, agus an Spiorad ois an ceann an cruth colman mi-dhiadhachd coſmhail ris na Cinneach, drear " a chaochail gloir an De neo'-thruaillidh, gu co " amhlachd iomhaigh dhuine thruaillidh," Rom. i. 2

C. *Nach 'eil Aquinas, Bonaventure, agus oluidh eile Papanach a' faghail cron do adhradh iomhaighean ?*

*F.* Ataid.

C. *Ciod a bha'rail a bh' aig' Gregory am Papa Ainm a bha ann ſan t ſeathadh linn, mu ádhradh iomhaighean*

*F.* Bh

* Daoine foghloim'te.

*F.* Bha e diom-buin'each do ádhradh iomhaighean, mar ata a litir gu Senecius ag nochda: Ni mo bha ádhradh le iomhaighibh air òrdughadh gu foilleaſach ſan eaglais gu deigh an 700 bliadhna, 'n uair a bha e air a dhaingneacha' le órdugh comhairle Nice.

C. *Ach ciod i do bhar'ail mu ádhdhradh do 'n Oighe Muire, ris am bheil na Papanaich ag deanamh tuilleadh urnuighean na re Joſa Crioſt?*

*F.* Gur iodhol-ádhradh da rireadh ſo: Oir ge ta 'n Oighe bheannuighte air a glóruchadh air neamh, gidheadh is creatuir amhain ì, agus ni bheil àithne, no eiſempleir air ſon an ádhraidh ſo am focal De, ni a ſdiuras gu tearuinte ſinne.

C. *An d tug ar Slanui'-fhear miſneach ann ádhradh thoirt d' a mhathair?*

*F.* Cha d' tug ach a cheart atharrach; oir an uair a dh' iarr ì ni eigin air, fhreagair è: "Creud mo "ghnothuchſa riut, a bhean?" Eoin ii. 4. Agus an uair a dhinnſeadh dhá gu raibh a mhathair agus a bhraithre nan ſeaſamh a muigh 'ga iarruidh, a dubhairt é, "Co ì mo mhathair, no mo bhraithre?" gun aontuchadh ſuim a ghabhail diubh.

C. *C' ar ſon a thug ar Slanui'fhear co beag urram d'a mhathair ſan am ſin?*

*F.* Thaobh coſlais, a thoirt mi-mhiſneach do 'n iodhol-ádhraidh a bha fios aige ann ſan tuiteadh eaglais na Roimh ann an ádhradh a thabhairt dhi; oir am be rún gun deanamh na Crioſtuidhean urnuigh ria, bheireadh e tuilleadh urram dhith am fiadhnais na t ſluaigh.

II. C. Oſbar air na h àitheantaibh agus na reachdaibh eaglais na Roimh a roi'-ainmeicheadh, agus a dhearbh thu a bhi peacach, a dubhairt thu, gu bheil cuid do THEAGASGAIBH aig' an eaglais ſin, ata 'n dara cuid gu ſoilleir ag toirt miſnich do dhaoin' ann gniomhartha' peacach, no g' an aòmadh chum peacaidh gun fhios: *Creud iad na gneibh ſonruighte dhiubh ſin?*

 F. Ainmiche

*F.* Ainmiche mi feachd ameafg moraidh eile. 1 Gu 'm fead Crioftui'ean oibreadh thar barrachd a dhean-amh, (fe fin) gu fead cuid a dhaoinibh tuilleadh fearta a bhi aca no tha feumail chum flainte, agus uime fin, gu fead iad cuid do dheadh thoilteanas a fheachna' air fon tairbh do chach, air am bheil e dh' eafbhuidh.

C. *Cionnas ata thu dearbha gur teagafg breige fo ?*

*F.* O'n chuigeadh caibdeul do fhoifgeul Mhatha 48. rann. Ata ar Slanui'-fhear ag áithne dhuinne " bhi diongmhalta, 'mar ata ar 'n Athair air neamh " diongmhalta." Agus ann fan 17 caib. do fhoif-geul Lucas, rann 10. Ata é 'g iarruidh air daoinibh, " Nuair a ni fibh na huile nithe a dh' áithneadh " dhuibh, abruibh, *Is feirbhifich neo'-tharbhach finn,* " *oir rinn finn an ni bu dligheach dhuinn a dheanamh."*

C. *Nach 'eil an teagafg Papanach thaobh fearta deadh-oibreadh mi-reufanta ann fein ?*

*F.* Ata : Oir chum ni air bith a thoiltin o Dhia, chuireadh fin faoi fhiacha dhuinn' eifean, d' am bheil finne faoi fhiacha air fon gach ni a dh' fheadas finn a mhealtain ; ofbar, ata ar feirbhifeadh as fearr neo dhiongmhalta, agus air am meafga' le peacadh.

C. *O nach fhead aon neach ni maith air bith a thoilltin o Dhia air a fhon fein, am fead e air chor air bith a thoill-tin air fon neach eile ?*

*F.* 'S cinnteach nach fhead ; agus uime fin, cha 'n fhead oibreadh thar barrachd a bhi ann.

C. *Ciod e 'ta Bellarmine ag radh mun chùis fo ?*

*F.* Ata e 'g aidmheil, " Gur h e as tearuinte agus " is cinnticheadh ar 'n uil' earbfa chur ann trocair " Dhe amhain, do bhri' gu bheil ar ceartas fein neo'- " chinnteach, agus thaobh cunntart gloir dhiomh- " ain." *Faic Bellar. air firinnecha.*

C. *Cionnas ata thu dearbha nach fhead aon duine co-pairt a bhi aige ann deagh thoillteanas duin' eile ?*

*F.* O bhriathraibh fin an Tighearna, Efec. xviii. 4, 20. " An t anam a pheacuigheas gheabh fe bás.

" Bitheadh

" Bitheadh ionracas an ionracan air fein, agus bith-
" eadh aingidheachd an aingidh air ſin." Agus Gal. vi. 4, 5. " Ach dearbhadh gach neach obair fein, agus " ann ſin bithidh adhbhar uaill aige d' a thaobh " fein amhain, agus ni h ann a thaobh neach eile; " oir giulainidh gach neach uallach fein."

C. *Creud iad na h uilc ata ſrutha o 'n teagaſg ſo?*

*F.* Ata, an impidh no bharail ſo, gu 'm bheil tuilleadh fearta aig' duine' na 'ta feumail a 'cur as do irioſlachd, agus ag altrom uaibhreachais agus bhi 'g earbſa re deagh-oibreadh dhaoin' eile, a dheanamh ſuas a h eaſbhuidh ann fein; cleachdaidh ſo dha bhi n' as dearmaideich air a dhleaſdanas, agus ni as ullamh chum e fein a cheaduchadh ann am peacadh.

C. *Creud iad na teagaſgaibh eile Papanach ata toirt miſnich do dhaoinibh ann gniomartha peacach?*

*F.* Teagaſg an aontuchaidh, no logha cionta n ata 'm Papa a toirt ſeachad air ſon airgiod; ach ata ſo ag fuaſgladh co mór chum gach mio-nos, agus co ſhoilleir ann aghaidh focail De, as gu bheil na Papanaich anois a' gabhail naire dheth, air a chuid as lugha ann duthchaibh Aithleaſuighte.

C. *Am bheil aon air bith do ſhean aithreachaibh na h eaglais, a 'toirt iomradh air bith air aontuchadh, no dioladh ann lathair Dhe air ſon peanas aimſireil, no meas gu bheil iad tarbhach air ſon na marbh?*

*F.* Ni bheil a h aon duibh 'ga dheanamh.

C. *An urradh thu cunntas a thabhairt, c'uin' a thoiſeach na h aontachaidh, no na deagh-ghean ſo?*

*F.* Ata ceud chomhairle Nice, agus comhairle Arles agus Ancyra, a toirt iomradh orra; ach ataid 'g a meas mar fhuaſglaibh, no ſgaóileadh o dhioladh do lagh na cleire; eadhon, o ſmachdughadh na h eaglais. Ach do bhi nuadh agus ard ſleigh an an aontughaidh air a leigeal le Papa Clement VI. do 'n ainm ſin ann ſa bhliadhn' 1350.

C. *Nach mio-narach, aingidh, agus mi-dhiadhaidh an*

*ni bhi reic deagh-ghean no logha cionta ?*

*F.* Gu dimhin 'ſ eadh o nach 'eil barachd oibreadh aig' na daoin' as fearr. Oſbarr, ciod e a dleadas bi na 'ſ mi-riuſuntaiche na bhi toirt maitheanais air ſon argiod, mar gu feadtaidh deadh-ghean De a cheannach no reic, ni ata eaglais na Roimh gu tric a 'gnathacha'.

C. *Creud e an treas teagaſg ata ag toirt miſnich do dhaonaibh chum peacaidh ?*

*F.* Nach 'eil firinn r' a chumail re ericeachdaibh, agus gu 'm fead am Papa iochdrana' fhuaſgladh o 'm mionnaibh do phrionſaibh Aithleaſaighte. Teagaſg a thug air iochdranaibh ceannairc a dheanamh ann aghaidh an uachdranaibh laghail, ni ata an t Abſtol Pol gu ſoilleir ag toirmeaſg, " Biodh " gach anam umhal do na h ard chumhachdaibh; oir cha 'n 'eil cumhachd ann ach o Dhia: agus na cumhachda' ata ann, is ann o Dhia a dh' órduigheadh," *Rom.* xiii. 1.

C. *Cionnas ata e ſoilleir gur teagaſg ſo a bhuineas do eaglais na Roimh ?*

*F.* O litir Phapa Martin V. gu Alexander Duic Lithuania, ann 'ſ am bheil na briathra ſoilleir ſin, " Biodh cinnteach gu bheil thu peacacha' chum " báis ma ghleadhas thu firinn re eiriceachdaibh." Agus ſhocruigh comhairle Chonſtance, " Nach " coir gealladh air bith a' chumail re eiriceachdaibh." Agus ata Papa Gregory IX. ag radh, " Biodh fios " ag muintir gach duthcha ata faoi ughdarras eir- " iceachda, 'gu 'm bheil iad air an ſaór fhuaſgladh " o gach ceangal diſleachd, agus dleaſdanas dhoibh. " Ciod air bith atharracha 'mionna no ceangal a ni " iad riu." Agus ata Simanca ag teagaſg an ni ceadna, agus ag radh, oſbar : " Ge do bhitheadh e " air a dhaíngneacha' le mionna, (oir a deir ſe,) " ata ſinn ag radh ſo gu tric, ach ata e feumail bhi " ga ghnath-innſeadh." Agus cuirear re ſo uile, briathra' ſin Phapa Gregory VII. " Ata ſinne (deir

" eiſean)

"eisean) ag leantuin statuin na dream a bha air "thoiseach oirne, do, reir ar 'n ughdarrais abstolaich, ag fuasgladh gach neach o gach mionna "agus dilseachd leis am bheil iad ceangailte re dream "ata faoi charn eaglais." Agus ata e sar fhiosrach gu bheil gach uile neach Aithleasuighte air an druideadh amach mar so, agus air am meas mar eiriceachdaibh le eaglais na Roimh. Agus ata reachd na cleire mar an ceadna ag radh, gu fead am Papa gach neach fhuasgladh o mhionna umhlachd, agus ata so air a chur sios ann an lagh na cleire, agus air a dhaingneacha' le comhairle Trent.

C. *An ainmigh thu gnathacha' Papa no chomhairle freagrach do 'n teagasg mhilteach so?*

*F.* Dh' fheadain moran a thoirt a steach,—Ach ainmicheadh mi dias amhain,—Ge do fhuair Eoin Huss barrantas tearuinteachd o 'n Impeireadh Sigismond, gidheadh, thug comhairle Chonstance thairis do 'n arm shaoghalt' é, agus thug iad suas do Dhiuc Bhavaria è, agus bha è air a losgadh gu bás ann sa bhliadhn' 1415.—Ann an Litir Phapa Pius V. d' an goirtheir, Damnadh agus Ascaoin-eaglais Elizabet Bain-rioghain Shasgan, agus a luch-leanmhuin, &c. ata na briathra' so, "Agus, osbar, ata sinn a' cuir "an ceill gu bheil ise, (*Elizabeth*) gus a cur sios o 'n "ughdarras a ghabh ì dhi fein, air an rioghachd a "roi-ainmeighe, agus o gach uile' urram, cumhachd, "agus sochair air bith; agus mar an ceadna, gu bheil "mor-uasleadh, iochdaraine, agus sluagh 'n a rioghachd sin, agus gach aon eile a mhionnaigh dhise, "air doigh air bith, air am fuasgladh a choidhch "o' na mionnaibh sin, agus o' gach gne dhleasdanais "thaobh uachdranachd, geil, agus umhlachd, mar "ata sinn mar an ceadn' le ughdarras na litir so, ga "'m fuasgladh, agus a' cuir Elizabet amach o 'n tiodal na rioghachd a ghabh í dhi fein, agus gach ni "eile a roi-ainmeaghadh; agus ata sinn ag áithne, "agus a toirmeasg do gach aon neach, eidear mhór

" uaisle, iochdaraine, phobul agus cach a roi-
" ainmeachadh, umhlachd a thoirt dhi, no d' a
" fuirealibh, àitheantaibh, agus reachdaibh. Air
" a thabhairt san Roimh, ann bliadhn ar Tighear-
" na 1570."

C. *Nach 'eil an teagasg so, nach coir gealladh no mion-a chumail re eireceachdaibh, agus gu bheil comas aig' a Phapa, iochdrana' fhuasgladh o am mionna geill d' am prionsuidh Aithleasaighte, ag teilgeil bonn os ceann gach deagh riaghal a measg dhaoine, agus ag cur as do gach ceangal crabhach?*

*F.* Cha 'n 'eil ni air bith n' as soilleire na sin.

C. *Creud e an ceathramh teagasg do 'n ghne so?*

*F.* Gu 'm bheil eiriceachdaibh gu bhi air an geur-leanmhuin, agus gu bhi air an sgrios.

C. *Co ris a deir na Papanaich eirceachda?*

*F.* Re gach uile Chriosduidh nach 'eil a' creidsin an teagasg breige sin, agus ag aontuchadh le 'n iodhol-àdhradh san, ach gu sonruighte an dream Aithleasuighte.

C. *Cionnas ata thu dearbha' gur ann do theagasg eaglais na Roimh ata so?*

*F.* Ata lagh na cleire ga chuir as an teagamh, "Gach neach nach fèan ericeachd sin, agus nach
" pill air ball chum an fhior chreidimh, bitheadh
" e air a thoirt suas do 'n bhreith-shaoghalta, chum
" peanas dligheach a dhoi-bheart fhaghail." Ata ceathramh chomhair'le Lateran ag ordughadh, "Gach
" Coitcheannach a thogbhas a chrann ceasaidh, a
" chriosraicheas a leasraibh, agus a bhios gniomhach
" ann cuir as do eiriceachdaibh, gu 'm meall e na
" sochaire agus an luieachd cheadna ris, an dream
" a rachadh a theasairgin an Fhearain Naomha."
Agus b' e làn mhaitheanas na 'n uile pheacaidh, an tuiteadh iad ann sa chás aon do na sochaire so. Agus ata comhairle Toleda ag radh, " Ata sinn, chomh-
" airle naomh, ag fuogradh an orduigh so ata tait-
" neach do Dhia, Nach fhead neach air bith na
" dhiaidh

' dhiaidh so a thig na óighre air rioghachd, suidh-
' eadh air a chathair, gus an gabh é a mionnan so,
' ameasg mionna eile, nach ceadaich è do dhuin'
' air bith bhi na rioghachd, nach 'eil do 'n chreidimh
' Choitchinn. Agus ma 'se as gu 'm bris e na moide
' so ann diaidh laimh, bitheadh é *malluighte* ann
' lathair an De shiorruidh, agus na chonnadh air
' son teine shiorruidh." Agus ata Bellarmine ag
'adh, " Gun teagamh, am biodh e comasach cuir as
' do eiriceachdaibh, bu choir an sgrios gu h iomlan."

C. *Cionnas a ghnathaigh iad na h Aithleasaighte?*

*F.* Far an raibh an cumhachd aca, bu tric leó an
licheall a dheanamh chum cur as doibh, le teine
agus cloidheamh, agus gach gne do ain-iochd.

C. *Cionnas ata so air a nochda?*

*F.* O iomad eseimpleir, ata foilleasach do 'n t saogh-
ail uile; gu sonruighte

O mhurtadh moran mhilti do na Protestanaich
ann 'sa chosgradh mhi-chliutach ann am Paris.

O bheó losgadh iomad easpoig diadhaidh, agus
foghlomtuidh, agus cuid eile, ann Sasgan, ann an
rioghacha' Bain-rioghain Marie, a chur na ceudan
d' a h iochdaranaibh Aithleasaighte gu bàs le h ain-
iochd. Ann sa bhliadhna sa dheire d' a rioghacha,
dh' fhuiling 39 do h iochdarain Aithleasaighte mair-
tearachd, agus ann t seachduin m' an deug í, chuidh
cuigear a losgadh ann Canterbury air son an' creidimh.

Ach gu sonruighte, am murtadh fuileachtach ann
Eirinn', ann san do chuireadh ceud mile gu bàs,
eidear fhir agus mhnai, shean agus óg, ann aon la,
23. ochd mhios ann sa bhliadhna 1641.

C. *A dubhairt thu gu bheil e sár fhiosrach gu bheil
gach neach Aithleasuighte air an druideadh amach le eag-
lais na Roimh; cionnas a dhearbhas thu so?*

*F.* Le *Bulla in Cœna Domini*, (ata air fhuagradh
gu greadhnach san Roimh gach bliadhna' air Diar-
daoine ro 'n cheasadh,) ann sam bheil na briathraibh
sin, " Ata sinne (ann ainm an De uile Chumhachd-

aigh,

aigh, an t Athair, a Mhic, agus an Spiorad Naoimh agus le ughdarras na 'n abſtol bheannuighte Peadar agus Pol, agus le 'r 'n ughdarras fein, ag druideadh amach, agus a' *mallucbadh*,) gach uile Huſſite, Wicklephite, Lutheranaich, Zuinglianaich, Calviniteach, Hugoniteach, Anabaiſteach, Trinitarianeach, agus gach neach a chul-ſleamhnaich o 'n chreideamh, agus gach eiriceachd eile, ciod air bith ainm faoi 'm bheil iad, no ciod air bith as gne aidmheil dhoibh, maille re 'n luchd leanmhuinn; a mhead ſa ta gabhail riu, a' nochda' deadh run dhoibh, agus na h uile 'ta gabhail an leith ſgeul, maille ris gach dream ata 'n taobh 'mach d' ar ughdarras ne, agus do ughdarras eaglais nan abſtol le fios, ag leughadh, a' gleidheadh, no clo'-bhualadh an leabhrachain eiriceachd, no air ſon rioſun no cionſa air bith, gu diomhair, no gu follaſach, ag gabhail leith ſgeul nan leabhrachain ſin ata labhairt air crabhadh."

C. *Mheas na Papanaich gu bu ni deadh thoillteanach an t ain-iochd ſin air na h Aithleaſaighte; cionnas ma ta a dhearbhas thu gu bheil e mio-laghail?*

*F.* Do bhri' gu'm bheil e'n aghaidh gach maitheas, agus trocair, 'ta deanamh dhaoine coſmhuil re Dia, agus mar an ceadna an aghaidh a' chreidimh Chrioſtuidh.

C. *Cionnas ata thu co-duchadh ſo?*

*F.* Leis na ſcrioptuir ſin a leanas, Lucas vi. 36. "Bithibhſe uime ſin trocaireach, mar ata bhur 'n "Athair fós trocaireach." Eph. iv. 32. "Agus "bithibh caoimhneil, teò-chroidheach d' a cheile, "a' tabhairt maitheanas d' a cheile, eadhon mar a "thug Dia mar an ceadna maitheanas dhuibhſe ann "Crioſt." Eoin xiii. 35. "Leis ſo aithnichidh na "h uile dhaoine gur ſibh mo dheiſciobuilſe, ma "bhios gradh agaibh fein d' a cheile. Lucas ix. 56. "Oir cha d' thanig Mac an duine a ſgrios anama "dhaoine, ach g' an ſaoradh.' Ata na Papanaich uime ſin le bhi cliuacha' an ain-iochd fein an aghaidh

Phroteſtanach neo'-chiontach, a' nochda'nach airidh iad a bhi air an ainmeachadh air Crioſt, agus gu bheil a Phapanachd na creidimh ro-olc.

C. *Creud e cuigeadh teagaſg eaglais na Roimh, ata gu soilleir ag tarruing; no gun fhios ag mealladh na dream ata ain-eolach, agus neo'-mhothachail chum peacaidh?*

F. Gur coir do gach aon duine, gun tuille rannſuigheadh a chreideamh aomadh chum gach ni a ſhocruigheas an eaglais.

C. *Cionnas ata thu dearbha gu 'm bheil e mar fhiachadh air gach Crioſtuidh bhi ag rannſuchadh, agus a toirt breith air a ſhon fein, ann áite bhi toirt dall-gheill do gach ni air an ſocruigh dream eile?*

F. Ate e foilleir uaithe ſo; ata an t abſtol Eoin ag cur mar fhiacha air gach Crioſtuidh, " Gun ' bhi ag creidſin gach uile ſpiorad, ach bhi *ag ' dearbha' nan ſpiorada*, ann an o Dhia ata iad," Eoin v. 1. Agus deir Pol, 1 Theſſ. v. 21. " Dearbhaibh " gach uile nithe, cumaibh gu daingean an ni ata ' maith." Gal. i. 8. " Ach d'an deanamaid ne, no ' aingeal o neamh, ſoigeul eil' a ſhearmonach dhuibh, ' ach *an ſoiſgeul* a ſhearmonaich ſinne dhuibh, biodh ' é malluighte."

C. *Cionnas ata e ſoilleir, gu bheil bhi ag teagaſg do dhaoinibh, gur coir dhoibh an creidimh a choir faoi gheil do riaghail na h eaglais g' am mealladh gu peacadh?*

F. Nochda' cheana le cuid mhaith eſempleire, gu 'n d' áithn' iad iomad ni chum bhi r' an creidſin, agus r' an gnathacha' mar aon, ata 'n aghaidh focail De, agus ata ſo ag dearbhna na cuiſe.

C. *Ma chuaidh Papaidh a' mearachd, agus ma chuaidh comhairlidh a mearachd leis a Phapa air an ceann, nach bheil e mio-riuſanta, a bhi cuir ar creidimh faoi gheil do reachdaibh eaglais na Roimh?*

F. 'S cinnteach ſin.

C. *A 'm bheil e fior gu 'n deach' iad le cheile am mearachd?*

F. Ata; bha moran do na Papaibh eireceachd:

Bu

Bu Mhontanift Zepherinus, bha Marcellinus r iodhol-àdhradh, b' Arianach Liberinus agus Felix I. bu Neftorianach Anaftafius II. bu Mhonothilit Honorius, agus dh' fhuagair moran do na Papaib reachda', agus òrduighean a bha 'n aghaidh cheile Thilg Innocent III. bonn os ceann reachd a dh' òrd uigh Eoin I. rinn Eoin XXIII. ar an amhuil ceadn air reachd a dhaingneachadh le Nicolas I. thug Gre gory I. breith an aghaidh Phelagius II. agus Leo VII an aghaidh Arian III. agus Nicolas I. an aghaid Zacharius. Dh' fhuagair comhairle Chonftanc agus Gelafius II. órduighean an aghaidh cheile agus rinn comhairle Trent agus Gregory III. air a amhuil cheadna, &c.

Agus ata e leór fhoilleir o na h órduighibh fei gun do thilg comhairlean maile re Papaibh bon os ceann, reachdaibh a dhaingnigh comhairlean ag Papaidh air an ceann.

Ann an da chomhairle Choitchinn, ann fan raib Papaibh air an ceann, agus leis an d' aòntuigh ia eadhon, comhairlibh Bhafil, agus Choftance, dhain nigh iad ughdarras comhairle os ceann a Phapa, ag is cinnteach do reir barrail nam Papanach, c' ait a bith am biodh an t ard ughdarras air a fhuidheacha 'feigin do 'n neo'-thuiteamachd bhiodh 'n fin mar a ceadna: Gidheadh, le da chomhairle eile, agus Papaid air an ceann ag aóntucha' leó, eadhon, comhair Florence, agus Lateran, bha ughdarras a Phapa c ceann comhairle air órdughadh.

C. *Ciod e an feathadh teagafg do 'n ghne fo, ata air fheoladh gu feafmhach le eaglais na Roimh?*

*F.* Gu bheil eidir-mheadhoin-fheara eile eid Dia agus duine thuille air Jofa Crioft, mar 'ta naoiml agus aingle, ach gu fonruighte an Oighe Muire.

C. *Cionnas ata thu dearbha, gur teagafg breige fo?*

*F.* Ata focal De gu foilleir a' nochda gur h e Jo Crioft an t aon Eidir-mheadhoin-fhear amhair 1 Tim. ii. 5. "Oir is aon Dia ata ann, agus ao

" Eidir

Eidir-mheadhoin-fhear eidir Dia agus daoine, an duin' Josa Crioſt;" agus ata an rioſun ag leanntuin, A thug é fein na eiric air ſon nan uile." Agus ha 'n fheadar an urrad ſo a radh air ſon naomh, o aingeal air bith, agus uime ſin, cha 'n fhead iad hi nan eidir-mheadhoin-fheara dhuinne, do bhri' ach d' tug iad eiric air ar ſoinne.

C. *O'n ata an ſcrioptur ag dimheanacha dhuinne, gur 'e Dia amhain, ata fioſrach air croidheachan chloinn in daoinibh, nach 'eil urnuighean re naoimh agus aingle, g'nach 'eil fios air ſmuainteadh a chroidhe, neo'-dhia'aidh, gus mio-riuſantadh?*

F. Is cinnteach ſin.

C. *Ge 'ta 'n ſcrioptur ag dimhineacha dhuinn nach 'eil ch aon Eidir-mheadhoin-fhear amhain eidir Dia agus aoine, nach 'eil na Papanaich a deanamh urnuigh re inglibh agus naoimh, cha 'n ann amhain mar eidear-headhoin-fheara iochdranach, ach air uaireadh mar ard dear-mheadhoin-fheara?*

F. Ata iad. Ann ſan urnuigh ris a bhan naomh Annie, ataid ag labhairt ria; " O Annie a bhean leis an Uan, ſoillſich ſinne o 'n leath ſtigh, ſgrios freamha a pheacaidh. O bhean uaſal oirdhearc, an diaidh trioplaidibh an t ſaoghal ſo, aiſig thuſa ſinne chum na cuideachd bheannuighte." *Faic Miſſal. clo'-bhuala Par.* 1520.

C. *Cionnas ata thu dearbha gu bheil an teagaſg ſo ag ealladh dhaone gu peacadh?*

F. 1. Do bhri' gu 'm bheil e na chionfa 'a thoirt aſonoir do Chrioſt an t aon Eidir-mheadhoin-hear amhain.

2 Do bhri' gu bheil e 'g an tarruing chum iodhol-dhradh gu direach, le bhi toirt an ádhraidh ſin do hreatuiribh, ata dligheach do Dhia amhain.

C. *Creud e an ſeachdamh teagaſg Papanach ata ag-ealladh dhaoine chum gniomhartha peacach?*

F. Teagaſg na briogh-atharrach'.

C. *Ciod e ta iad ciallachadh leis an fhocal chruaidh ſo?*

F.

*F.* Ataid a' cialluchadh ni ata mórán n' as cruaidhe, agus ni nach 'eil iad fein ag tuigſin, eadhon, Gu bheil an t aran agus am fion ann ſacramaint ſuipeir an Tighearna, air ball an diaidh an coiſreaga, air an tharracha gu fior chorp agus fuil Chrioſt.

C. *Am bheil iad ag radh le danachd ann lorg do 'n t ſagairt, na focail ſin a labhairt,* 'S e ſo mo chorpſa, *gu bheil an t aran agus am fion air an tionndadh, gu fior chorp agus fuil, craicinn, agus cnamhan Chrioſt ?*

*F.* 'S e ſin is ſeagh dhoibh ſin.

C. *Ciod e a deir thu ris a bha'rail ſo ?*

*F.* Gu bheil i roi-mhi-riuſanta, agus na mearachd ſgrioſach, ata tilgeadh bonn os ceann gach eolas agus crábhadh; air achd, as gu bheil í cur as do fhia'nais ar mothachaibh; agus ar rioſun, agus do fhia'nais nan ſcrioptuir, air am bheil gach uile eolais agus crábhadh air an ſteigheacha'.

C. *Cionnas ata ſo an aghaidh fia'nais ar mothachibh ne ?*

*F.* Do bhri' gu bheil ar ſealladh, ar blas, agus ar bóltrach uile, ag innſeadh dhuinn; gu bheil an t aran agus ann fion, an diaidh an coiſreagadh ag ſantuinn mar bha iad roimhe.

C. *Agus ciod e a leanas air a ſo, ma dh' fheadas ar mothachibh ar mealladh do ghna ann 'ſna nithe os ſoilleire ?*

*F.* Ni ro-olc; oir dhearbh ar Slanui'-fhear a theagaſg leis na miorbhuile a dh' óibreach è fa chomhair ſuile dhaoine: Uime ſin, ma dh' fheadas mothachaibh dhaoine am mealladh ann ſna cáſaibh as ſoilleireadh, ata crich air gach uile mhiorbhuile, agus ata 'n dearbha mór ſo air firinn a chreidimh Chrioſtuidh air a thoirt air falbh gu tur.

C. *Cionnas ata ſo a' cur an aghaidh' ar rioſun ?*

*F.* Ata ar rioſun ag innſeadh dhuinn, nach fhead an t aon chorp, a bhi ach ſan aon áit' ſan aon am.

C. *Creud ata 'n ſcrioptur ag radh ma thiomchiol ?*

*F.* Gu bheil corp Chrioſt ar neamh, far am bheil e re "fantuin gu aimſirbh aiſig na uile nithe," Gniomh. iii. 21. Ata Crioſt é fein, an diaidh a choiſreagadh,

choifreagadh, ag radh ris an fhion a thug é d'a dheifciobluibh, *Toradh na fionamhuin,* Mat. xxvi. 29. Agus deir an t abftol Pol ris an ni a bha 'n luchd comuineach' a' gabhail, aran agus fion; "Ach "ceafnuigheadh duin' e fein, agus mar fin itheadh "è do 'n aran *fo,* agus óladh é do 'n chupan *fo,*" 1 Cor. xi. 28.

C. *Cionnas ma feadh ata briathraibh fin Chrioft r' an tuigfin,* Mat. xxvi. 26. Is é fo mo chorpfa?

*F.* Mar 'ta gach Proteftanach agus gach Papanach ag tuigfin na m'briathraibh fin, 1 Cor. x. 4. "Agus b'i "a Charruig fin Crioft." Mar fo, "Is e an t aran "fo mo chorpfa," mar gu 'n abradh é, "Ata 'n "t aran fo a' taifbean mo chuirpfe," agus ata é mar chuimhneachan dhuibhfe air, agus uime fin, ata é ag radh ofbarr, "Deanamh fo mar chuimhneachan "ormfa."

C. *A dubhairt thu, gu bheil teagafg na brigh-atharrach' ag mealladh dhaoine gu peacadh; cionnas ata fo foilleir?*

*F.* Ata e 'g an tarruing chum iodhol-ádhraidh, ni ata air a dhiteadh le Dia ann fan fcrioptnr naomha thar gach peac' eile.

C. *Cionnas ata e 'g am mealladh gu iodhol-ádhraidh?*

*F.* Air bhi do na Papanaich air an teagafg, gu bheil an t aran agus am fion, an diaidh an coifreagadh, da rireadh air an atharrach' gu corp agus fuil Chrioft, is iomchuidh leó ádhradh cràbhach a thabhairt dhoibh; ach, mar dhearbha linne, gu bheil iad ag fantain an diaidh an coifreagadh, mar bha iad roimhe, ata iad re ádhradh do chreatuir ni is é an t iodhol-ádhradh is mó.

C. *Ciod a dubhairt Averos an t ailfinneach Arabianach n' an teagafg fo?*

*F.* "Do chuairtigh me (deir eifean) an faoghal, 'agus thachair luchd bar'aile eagfamhuil orm, ach 'reachd, no luchd faobh bhar'ail co neo'-mhoth-'achail ris na Crioftui'ean ni fhacas riamh, oir le '’m fiacla fein ataid ag ith an De d' an bheil iad ag

" deanamh àdhraidh."

C. *Am bheil Cajeton am Priomh-cheann ag aid' iche nach 'eil é 'n áit' air bith 'san t soisgeul, gu bheil an t aran air atharrach' gu corp Chriost, ach gu bheil an teagasg so aca o ughdarras na h eaglais?*

*F.* Ata é. *Faice a leabhar Aquin. part.* 2, 3.

C. *Nach 'eil ar Slanui'-fhear ag radh ris an fhion ann sa chupan an diaidh a choisreagadh,* Toradh na fíneamhuin?

*F.* Ata. " Cha 'n ól mi o so suas do 'n toradh " so na fìneamhuin, gu 'n uig, &c. Mat. xxvi. 29.

C. *Nach deacha na h uiread do cheuda bliadhna seachad do 'n Chriostui'eachd ma 'n cualas iomradh air teagasg na briogh-atharrach san t saoghal?*

*F.* Chuaidh. Oir ata Ausiin a bha ann sa chearthamh linn, agus d' am bheil meas mór an eaglais na Roimh, ag radh ris an aran agus an fhion ann an sacramaint na suipeir, " Comhartha agus cosamhluchd cuirp agus foladh Chriost; agus ata Gelasius am Papa a bh' ann an deireadh na linn sin fein, ag radh, " Cha " 'n 'eil an t aran agus am fion ann san t sacramaint, " ag sgur o bhi nan aran agus 'n am fion thaobh " brigh agus nadurra, ach is iad iomhaigh agus cos- " amhlachd cuirp agus fola Chriost *." Agus ata ard chomhairle Chonstantinople ann san ochdamh linn, ag radh re sacramaint na suipeir, " Iomhaigh cuirp " bheó Chriost †.

Thog teagasg na brigh-atharrach ceann an toiseach le manach ann san t seachdamh linn, agus na dhiaidh sin ghabh dara comhairle Nice, ria gu faillteach, a thug air thus a steach ádhradh iomhaighean ann aghaidh comhairle Chonstantinople. Na dhiaidh sin, bha 'n teagasg so, air a thoirt chum eaglais nan Laidinn an san naothadh linn, le Pascasius Radbertus, Abbot Chorby, mar 'ta Bellarmine, agus Sirmondus, da sgriobhadair Phapanach ag innseadh dhuinn, ach rinneadh consugha' an aghaigh an teagaisg so, tuille as 300 bliadhna, le daoinibh co chliuteach thaobh foghlum,

* De duab. nat. Christi. † Conf. Constant. act. 6.

foghlum, agus diadhachd, ſa bh' ann ſna h amaibh ſin, agus ni 'n drinneadh puing creidimh dhith, gu 'n uig ceathramh comhairle Lateran ann ſan dara linn deug, faoi Phapa Innocent III. an neach a ſhuidheich an geur rannſuchadh an toiſeach, agus cha raibh ſí air a daingneachadh gu 'n uig comhairle Trent ann ſa chuigeadh linn deug. Ata Eraſmus a chaith a bheatha, agus a dheug na Phapanach, agus a bha na-b' fhioſraich na móran air ſgriobhaibh aithreacha' na h eaglais ag radh, "Gu raibh "ſe an-moch m' an raibh an bhrigh-atharrach' air "a mineachadh leis an eaglais, agus gu raibh a "h ainm agus a nadur an ain-fhios do na ſinſiribh."

C. *Nach 'eil na Papanaich ag innſeadh dhuinn gu fead uile chumhachd Dhe brigh-atharruch' oibreachadh?*

*F.* Ata iad; ach mar ata brigh-atharruch miriuſanta, agus na ní ata cur na aghaidh fein, cha 'n fhead e bhi na chuſboir cumhachd diadhaidh.

C. *Nach 'eil ar Slanui'-fhear ag radh*, Mur ith ſibh feoil Mhic an duine, agus mar ól ſibh fhuil, cha 'n 'eil beatha agaibh ionnaibh? *Eoin* vi. 53.

*F.* Ata è; ach ann ſa chaibideul ſin fein, rann 63. ata é ag radh, "Se an ſpiorad a bheothaicheas, "ni bheil tairbh air bith 'ſan fheoil, na briathra "'ta mis' a' labhairt ribh, is ſpiorad agus is beatha "iad;" far am bheil é gu ſoílleir ag innſeadh dhuinn, 'gu raibh na labhair è mu thiomchioll ithe fheola, agus ól fhola ſan, r' an tuigſinn air doigh ſpioradail, agus nach b' ann air doigh chorpora.

C. *Nach 'eil e leoir ſhoilleir gu do thuig deiſciobuil Chrioſt na briathraibh ſin*, Se ſo mo chorpſa, &c. *air doigh choſamhlachd?*

*F.* Ata; oir an tuigeadh iad é air doigh chorpora, thaiſbeine iad an iongantas mu theagaſg co neoghnathaighte, agus co mhór an aghaidh am mothaiche agus an rioſun, agus is coſmhuil gu labhradh iad air an doigh ſo, "A Thighearna, cionnas a dh' fheadas e bhi gur h é an t aran ſo do chorpſa,

 agus

agus am fion so t fhuil so, 'n uair ata thu a' t shuidhe linne, agus ag cainnt rinn !—Cionnas a dh' fheadas e bhi, gu 'n d' toir thu dhuinne do chorp, do chorp gu h iomlan r' a ith, agus t fhuil gu h iomlan r' a h ól, agus sin le d' lamhan fein ?" Ach chi sinn nach do nochd iad ionngantas air bith mun chuis so, ni as mo na rinn iad 'n uair a dubhairt è ann ion-adaibh eile, *Is mise an dorus, Is mise an fhineamhuin.*"

III. C. *Ach a dubhairt thu, gu bheil mar an ceadna, iomad ni 'g an* TEAGASG *le eaglais na Roimh, ata an aghaidh focail De, agus uime sin, na mearachdaibh sgriosach; an ainmeich thu cuid dhuibh dhamh ?.*

*F.* 'S iad an t seachd so a chuid as sonruighte dhuibh, *eadhon,*

1. Nach 'eil gach aon ni feumail chum slainte againn' ann san sgrioptuir.

2. Gu 'm bheil iad dorcha doi-thuigsin ann an cuid do nithe priomh fheumail r' an creidsinn.

3. Gur h é Papa na Roimh fui-cheimnigheadh, no fear ionad an abstol Pheadair, agus ard cheann na h eaglais Chriostuidh.

4. Gu 'n do shuidheioh Dia ann a eaglais, aon ard bhreitheamh ata neo'-mhearachdach ann cuis-ibh creidimh.

5. Gu bheil Josa Criost ann san áifrionn, air a thoirt suas mar iobairt leis an t sagairt, air son peacaidh nam beó agus nam marbh.

6. Gum bheil anmaibh nan naoimh, re h am báis ag dol do ionad ris an deir iadsan Pugoideor-achd, chum bhi air an glanadh o gach aon pheacadh m' an d' theid iad a steach do rioghachd neamh.

7. Gur h ì eaglais na Roimh an fhior eaglais a-mhain, agus nach fhead neach air bith, bhi air a theasairgin a sgaras è fein uipe.

C. *Cionnas ata thu dearbha, gu bheil e 'n aghaidh focail De, bhi ag radh,* Nach 'eil gach aon ni ata feum-ail chum slainte ann sna scrioptuiribh naomha ?

*F.* Ata e soilleir o bhriathraibh an abstoil, 2 Tim.

iii.

iii. 16, 17. " Ta an scrioptur uil' air a dheachdadh " le Spiorad De, agus 'ta é tarbhach chum teagaisg, " chum spreige, chum leasachaidh, chum óilein ann " am firinnteachd : Chum 's gum bi óglaoch Dhe " coi'-lionta lan deas chum gach uile dheadh oibre." 2 Tim. iii. 15. " Agus o bha tu a' d' leanabh gu 'm " b' aithne dhuit na scrioptuir naomha, ata comas-" ach air thusa dheanamh glic chum slainte."

C. *Nach raibh aithreacha na h eaglais, re iomadh linn, ag radh mu na scrioptuire naomh, gu 'n raibh gach aon ni feumail chum slainte r' an faghail ionnta?*

*F.* Bha. Is gann ata puinc air bith do 'n chreid-imh Chrioftaidh leis am bheil iad ag aòntuchadh co aón sgeulach. Ata Irenæus ag radh, " Ata na " scrioptuire iomlan, air an labhairt a fhocal agus " Spiorad De *." Ata Tertullian ag radh, "Nochda' " iadsan ata do bhúth Hermagenes dhuinn' gu 'm " bheil e sgriobhta ; agus mar 'eil e sgriobhta, bith-" eadh eagal orrasan gu bheil do 'ruinn a' feitheamh " air na h uile a chuireas ris, no bheir air falbh ;" agus airis a deir è, " Ata mi moladh iomlanachd " nan scrioptuire." Agus a deir Basil, " Is aómadh " soilleir o 'n fhirinn, bhi cur cul ris na puincibh " ta sgriobhta, no bhi toirt a steach ni air bith nach " 'eil sgriobhta." Deir Clemens Alexandrinus re aóntuchadh an t Sean Tiòmnaidh, agus an Tiomnadh Nùaidh, " riaghailt chinnteach na h eaglais, agus " clach dearbhaidh an ni ata fior o 'n ni ata na " bhreig." Deir Chrysostom ris na scrioptuiribh, " Meidh ro cho'-thromach, agus riaghailt chinntich " na firinn dhiadhaidh †." Agus deir Vincentius Lirinensis, " Ata lagh, no riaghail nan scrioptuir " iomlan ‡."

C. *Cionnas ata thu dearbha nach 'eil na scrioptuiribh dorcha doi-thuigsin, ann nithe feumail chum slainte?*

*F.* Ata 'n Salmodair ag radh, " Gu raibh focal " De mar lochrann d' a chosaibh, agus mar sholus " d' a cheimibh," Sal. cxix. 105. Agus ata 'n ab-

 stol

* Lib. 3. ch. 1. † Hom. 13. ‡ Contra. Herm. ch. 2.

ſtol Pol ag deimhinneacha, " Ma ta ar ſoiſgeul ne
" folaichte, is ann dhoibh ſin 'ta caillte ata ſe fo-
" laichte." " Ann ſan do dhall dia an t ſaoghail
" an intinn," 2 Cor. iv 3, 4.

C. *Mu bheir ſinn an aire gu neo'-mheangail do na bheil air a chuir ſios gu ſoilleir ann ſan ſerioptur, agus mu ni ſinn ſaothair le dicheall, chum eólas fhaghail air an fhirinn, am bi ſinn air ar coimhid o mhearachdaibh millteach ann an crábhadh?*

F. Bitheadh ſinn, (deir ar Slanui'-fhear) " Ma 's " aill le neach air bith a thoils a dheanamh, (eadhon " toil De) bithidh fios aige m' an teagaſg an ann " o Dhia ata è, no 'm bheil miſe a' labhairt uam " fein," Eoin vii. 17. Agus mar 'ta congnamh gràſmhor an ſpioraid naoimh air a ghealltain do gach neach ata gu h iriosal, agus le durachd g' a iarruidh, gun teagamh coimhideadh eiſean na h uile o mhearachdaibh millteach, ata gnathacha' meadhona' nan grás gu dithchiollach, agus ag aſluchadh congnamh o Dhia, agus ag beachdacha' air na ſcrìoptuire air doigh iomchuidh.

C. *Nach 'eil deadh ádhbhar aguinn a mheas, gur teaſgaſg breige an teagaſg Papanach ſin, ata cur ſuas beul-oideas eaglais na Roimh ann an co-ughdarras ris na ſcrioptuiribh naomh?*

F. Ata gu cinnteach.

C. *Nach 'eil na conſpoideadh a thog ceann mu choimhid na caiſg, mu aith-bhaiſdeadh eiriceachdaidh, agus conſpoideadh eag-ſamhail eile, nan dearbha ſoilleir air neo'-chinnt gach beul-theagaſg?*

F. Ata iad.

C. *Cionnas ata thu dearbha, gur mearachd bhi ag radh gur h e am Papa mar ſoi-cheimnicheadh, no fear ionaid an abſtoil Pheadair, ard cheann na h eaglais Chrioſtaidh?*

F. Ge do b' e an Papa da rireadh, fear ionaid Pheadair, ni nach b' urradh na Papanaich a dhearbha riamh; gidheadh, cha bu choir dh' a tuilleadh ugh-
darrais

iarrais a ghabhail dh' a fein, na bha' g' an abſtol ſin; ach ni 'n raibh ughdarras air bith ag Peadar ois ceann nan eglaiſibh ach mar bha g' na h abſtoil eile.

C. *Cionnas a dhearbhas thu ſin?*

*F.* Ata e ſoilleir o iomad áite do 'n ſcrioptur, deir an t abſtol Pol d' a thaobh fein, "Nach raibh é bheag "air bith fuidh na h abſtolaibh a b' airde," 2 Cor. xii. 11. agus air fàth airid, "Sheas é 'n aghaidh "Pheadar as eadan, chionn gu raibh é r' a choir- "eachadh," Gal. ii. 11. Dh'órduigh na h abſtoilaibh a bha ann Jeruſalem do Pheadar dol do Shamaria; ni nach b' urradh iad a dheanamh nan bitheadh é na b' airde na iadſan, Gniomh. viii. 14. agus an uair a phill è o Ceſarea, "ghairm eaglais Jeruſalem 'gu "cunntas é air ſon a ghiulan," Gniomh. xi. 2.

C. *Nach 'eil Crioſt ag radh,* 'Is tuſa Peadar, agus air a charraig ſo togaidh miſe m' eaglais?" &c. Mat. xvi. 18.

*F.* Ata é; ach ata e ſoilleir gur h i an aidmheil a rinn Peadar, a charruig ata air a h ainmeacha' ann an *rann* 16, eadhon, *Is tuſa Crioſt Mac an De bheó.* Oſbarr, nach deirir ris na faidhibh, agus na h ab-ſtoilibh gu coitchinn an ſteigh, no bhunait air an do thogadh an eaglais? Eph. ii. 20. Agus an cumh-achd fuaſglaidh agus ceangail a thugadh do Pheadar, fhuair na h abſtolaibh eile o 'n Tighearna, Mat. xviii. 18. Nach 'eil ar Slanui'-fhear gu ſoilleir ag toirmeaſg do neach air bith d' a dheiſcioblaibh, bhi 'g agairt ughdarrais thar chach, Mat. xx. 26, 27. Agus nach 'eil Peadar fein ag diultadh a leithid ſo do ughdarras? 1 Pead. v. 3. Mu bha Peadar air a ſgeuduchadh leis an ughdarras ſin, is deimhin nach raibh fios ag air, ni mó a' chuir é an gniomh e. Ann ſa' cheiſt mhòir ſin a laimhſicheadh ann an comhairle Jeruſalem, thaobh é bhi mar fhiacha air na Cinneach lagh, nan deas-ghnath a choimhead, cho b' è Peadar, ach Seumais a chur crioch air a chuis, oir a dubhairt eiſean, "Uime ſin, is i mo "bhreith, gun ſinn a chur dragh orraſan," &c.

Gniomh.

Gniomh. xv. 19. Ata Cyprian, aon do aithreacha na h eaglais, ag radh, "Gu b' ionnan do na h ab-"stoilibh eile agus do Pheadar, gu raibh an aon "tomhas do onoir, agus do chumhachd air an lui'-"easach' orrá uile.

C. *A dubhairt thu, nach b' urra' na Papanaich riamh a dhearbhà, gur b' é an Papa fui'-cheinnighe Pheadair; an d' tainig iad gaoirid ann sa chuis so a cho-dughadh?*

*F.* Thainig iad; na áite sin, 'ta cuid do na sgriobhaich Papanach ag aich-shean gu raibh Peadar riamh san Roimh; agus a deir Papa Pius II. 'n uair a bha é na phriomh-cheann, "Nach raibh ach beag meas "do eaglais na Roimh romh chomhairle Nice,"— Ni nach bitheadh mar sin, am biodh an t ughdarras ata am Papa'g agairt anois aige thaobh Pheadair. Ata e fior gu bheil beul-theagasg neo'-chinnteach aig na Papanaich, gu 'n d' eug Peadar na mhartireach ann san Roimh; ach ge do bhithidh a chuis da rireadh mar sin, ciod e ata e deanamh air an son? —Ata an argumaint ataid ag tarruing uaithe so, thaobh ughdarrais a Phapa bhi ag teachd o Pheadar, co neo'-chosmhail, as ge do tharladh do ard easpoig Shasgan, eug ann an sgeurachd airid, gun agradh ministeir na sgeurachd sin, gu 'm bunaidh ard riaghlachadh na h eaglais do ghna dhasan, is d' a luchd-ionad san áite sin, do bhrigh gu d' eug an t ard easpoig ann sin.

C. *Cionnas ata thu dearbha gur mearachdh bhi ag radh, gu 'n do shocruigh' Dia na eaglais breitheamh neo'-thuiteamach ann cuisibh creidimh? Minich teagasg eaglais na Roimh air a cheann so cail-eigin n' as coi'lionta, agus ciod é 'ta iad ag ciallachadh le breitheamh neo'-mhearachdach?*

*F.* Ge 'ta so na puinc ro shonruighte leósan gidheadh, ni bheil iad ag corda 'na measg fein m an chuis, ata cuid le breitheamh neo'-thuiteamach a' tuigsin a Phapa; cuid comhairle choitchinn leis an aóntuigh am Papa, agus cuid eile comhairle choitchinn, co dhiu a dh' aóntaigheas, no nach aóntaigh eisean leó

C. *Cion*

C. *Ciod i a chunail ata agad an aghaidh an teagaisg so?*

F. Ata iomad ni gun teagamh a' teilgeil an teagaisg so bonn os ceann, mar'ta mearachdaibh ro mhór ann san do thuit móran do na Papaibh, agus ard chomhairlibh, eas-cordadh an giulan, agus neo'-chonsgeulachd an órduighean, aon Phapa ag diteadh na le 'n d'aòntaigh an neach a bha air thoiseachair, aón chomhairle cuir cul ris na dh'òrduigh comhairl' eile. —Ris na labhair me cheana thaobh na 'n Papaibh agus comhairlaibh, cuireadh mi na nithe a leanas o sheanachas air a dheadh bharrantach'. Bha Papa Eoin III. air agairt air son bhi ag aich'shean neo'-bhásmhorachd an anama le comhairle Chostance, bha Papa Gregory XII. agus Benedict XIII. air an cur a thaoibh air son eiriceachd, le comhairle Phisa, bha Eugenius IV. mar an ceadna, air a chur as áite le comhairle Bhasil, agus fada roimh sin, chur Papa Liberius a lamh re bar'ail nan Arianach ann comhairle Syrmium. Ata an sgriobhadair Papanach Genebrard ann labhairt air an 9. agus 10. linn, ag radh, "Gu raibh na Papaibh 'na 'n cul-sheamhnachain, agus cha b' ann nan abstoileach." Agus ata Baronius an ti ata g' am mór chliuach', ag aid'ichadh, "Nach raibh ionnta ach torathaire granda, a thilgeadh amach as an dreachd, agus gun raibh an Roimh air a riaghluchadh le striopachaibh laidir salach, leis an raibh easpoigeachda' air an atharrach', agus easpoigean air an deanamh." Dh' fheadain iomad eisempleir a thabhairt, air ain-eolas, mi-mhaith is air aingidheachd, agus eiriceachd na na Papaibh. Nuair a ghrios na Jesuitich air Innocent X. breith a thabhairt mu sgriobhaibh Jansenius, d'aid'ich é gu soilleir nach do thuig é na nithe sin, oir ars' eisean, "'S fear lagha mise, agus cha diadhaire."

C. *C' uine, agus co, leis an do lui'-easaiche an t ard chdranachd, so an toiseach air Papa na Roimh thar gach easpoig eile?*

F. Bha 'n t uaghdarras so air a thabhairt do Boniface

niface III. le Phocas ann fan t feathadh finn, neach a mhurt an t Eimpere Mauretius, agus a chuir é fein fuas gu h eacorach ann fan eimpeirachd; do bhrigh gu 'n do chliuach Boniface am murtadh fin.

C. *Am bheil riofun air bith eile agad' na aghaidh fo?*

*F.* An òrduighe Dia brietheamh neo'-thuiteamach chum 'f gu d' thigeadh gach Crioftuidh ga ionufuidh dh' innfeadh na fcrioptuireadh naomh dhuinne, c'ait am fuidhemid é; ach is co fhada, 'ta na fcriop tuiribh naomh o leithid fo do bhreitheamh a nochd dhuinn, as gu bheil iad ag iarruidh air gach Crioft uidh bhi ag rannfuchadh, agus bhi toirt breith ai a fhon fein, mar dhearbh finn cheana.

C. *Nach 'eil na Papanaich ag deanamh feim do* Mha xviii. 15,——18. *mar dhearbha air neo'-thuiteamach an eaglais fin?*

*F.* Ata iad; agus is leóir ra thoirt fanear, nac 'eil ar Slanui'-fhear a labhairt mu chuifibh creidiml ach a thaobh oilbheum diomhair; agus ann 'fa cuifibh fin, cha 'n 'eil eaglais na Roimh a' cuir roim bhi neo'-mhearachdach.

C. *Nach 'eil eaglais na Roimh, a' cuir cul ris an lit chum nan Eabhrui'each, agus ag radh, nach raibh i a a meas mar chuid do 'n fcrioptur ann am Jerom, a bl láthair 400 bliadhn' ann diaidh Chrioft?*

*F.* Ata. Agus ata e ag leanntuin, gu raibh ea lais na Roimh ann am mearachd ceithear chei bliadhna, no gu 'm bheil í am mearachd riamh o am fin.

C. *Nach 'eil na Papanaich ag amharc air comhair Trent mar chomhairle choitchinn, agus nach 'eil na nit air an do reatuigh i air an gabhail leo', mar fhirin fheafmhach?*

*F.* Ata. Ach cha 'n 'eil coir cheart air bith a chomhairle fin, ainm comhairle choitchinn ghabhail dhi fein, do bhri' gu raibh i air a deanan fuas air a chuid bu mhó, do na h Eidiltich a bl air am beathacha' le cuirt na Roimh; agus is fha

'hada a bha iad o bhi saór ann an riosunacha, as gu d' rinn cuirt na Roimh i fein' na maighistir air an consgoid, air achd is nach rachadh ni air bith a chonsuchadh, ach na chuireadh targraidheoir * a Phapa fa 'n comhair. Agus cha 'n 'eil duine co' thromach air bith, a leughas an reachdaibh, mar sgriobhadh le Athair Pol, ag Priomh-cheann Palovicine iad, nach fhaic gu soilleir, ann àite bhi air an sdiura' leis an Spiorad Naomh, agus a lathaireachd a bhi aca, gu d' rinn cuirt na Roimh le mile inneachd, bribinn, duaisibh, agus bagraibh, an coi'thional sin a sdiuradh mar a b' aill lé.

C. *Nach 'eil an riosun ata na Papanaich ag tabhairt air son neo'-thaiteamachd eaglais na Roimh, ag tarruing chum an creidimh Criosduidh a thilgeadh bonn o 's ceann ?*

*F.* Ata ; oir ataid a' riosunacha gu bheil e feumail gu 'm bithidh an eaglais neo'-thuiteamach, thaobh gu raibh an eaglais Iudhaich mar sin. 'Noise, ma bha neó'-mhearachd air a shuidheacha' ann san eaglais Iudhaich, mar ata eaglais na Roimh a' consuchadh, b' eigin gu raibh so air a shuidheacha (mar a deir iad cuideachd) ann san ard shagairt agus a chuirt ; ach mu bha iadsan neo'-thuiteamach, bha ar Slanui'-fhear air a dhiteadh le co'-throm le guth an ard shagairt, agus a chomhairle.

C. *Ata thu ag radh gu 'm bheil teagasg na h áifrinn an aghaidh nan scrioptuire ; thaobh ann sin gu bheil iobairt, air a toirt suas do ghna air son peacaidh nam beó, agus na marbh. Ciod e ata agat r' a radh na aghaidh so ?*

*F.* Ata iomad àite do 'n scrioptnr naomh, Eabh. x. 25, 26. " Ni bheil Criost 'ga iobradh fein gu ' minic, oir mar sin b' fheumail è dh' fhulang gu minic o thoiseach an t saoghail, ach a noise dh' fhoillsicheadh é aon uair an deireadh an t saoghail, chum peacadh chur air cul, trid é fein iobradh." Agus airis, " As eagmhuis dortadh fola ni bheil maitheanas peacaidh," Eabh. ix: 22. Ata è air innseadh

* Teacdoire.

ſeadh dhuinn mar an ceadna, Eabh. x. 14. " Oir le " aon iobairt rinn é choidhch foirfe iadſan ata air " an naomhacha."

C. *Am bheil coir air bith aig' teagaſg na h áifrinn air aoſmhorachd * agairt?*

*F.* Cha 'n 'eil. Is beag nach 'eil e co an-moch re comhairle Trent. Cho b' aithne do aithreacha na h eaglais a leithid ſo do theagaſg. Ata Juſtin Martyr, ag radh, " Gur iad urnuighibh agus bui'eachais deadh dhaoine, na h iobairtaibh amhain ata taitneach do Dhia †." Ata Origin ag radh, " Is iad ar 'n altaire rún gach duine ionruic ‡." Agus ata Lactantius a' labhairt mu iobairte, ag radh, " Is i an iobairt ata " taitneach do Dhia, buidheachas, agus laoidh, is " beannacha' amhain iobairt ſin." Ata Cyprian ag radh, " Thug Crioſt é fein ſuas do Dhia mar " iobairt, agus dh' àithn' é an comunacha bhi air " a chumail ſuas mar chuimhneachan ar féin." Agus ata Athanaſius ag labhairt ann ſna briathraibh ſin, " Ata iobairt, ar Slanui'-fhear aón uair air " tabhairt a' deanamh gach aon ni iomlan, agus a' " ſantuin daingean gach am."

C. *Ciod e 'ta thu tarruing o na briathraibh ſin?*

*F.* O nach 'eil dortadh fola ann ſan áifrinn, agus o nach 'eil ar Slanui'-fhear ag fulang ath-bhuailt', uime ſin, ni bheil iobairt, no maitheanas peacaidh ann ſan àifrinn.

C. *A dubhairt thu, gur mearachd bhi ag radh, gu bheil anamaibh nan creidmhich ann diaidh na beatha ſo, dol do ionad ris an deir na Papanaich Purgudoireachd, chum bhi air an glanadh o 'n uile pheacaidh, m' an d' theid iad do rioghachd neamh; creud na rioſunaibh leis am bheil thu a tilgeadh na bar'ail ſo bonn os ceann?*

*F.* Ata ſinn a' leugha ſan ſcrioptur, " Gum bheil " fuil Ioſa Crioſt a' glanadh o gach uile pheacadh," 1 Eoin i. 7. Uime ſin, ni bheil feum againn' air ionad glanaidh air bith eile; mar ſo, 'ta bar'ail Pur-goidearachd,

* Arſantachd. † Epiſt. 28. ‡ Origen contra Celſum,

oidearachd, na h eacoir fhoilleir air dioladh Chriost
nar ata i ciallachadh nach raibh sin leór fhoghaineach.

C. *Nach 'eil cuid do dhaoinibh foghlumta eaglais na Roimh ag aid'ichedh, nach 'eil bunachar air bith san scrioptnir air son teagasg na Purgoidearachd?*

*F.* Ataid. " Leugh me (deir Papa Gelasius) air an laimh dheas, agus air an laimh chli, ach cha'n ithne dhamh treas áite." Agus deir Priomh-cheann isher, Easpoig Rochester, " Ni bheil ach beag luadh air purgoidearachd a' measg nan sinsireadh.

C. *Nach do thoiseach Papa Gregory ann toiseach na athadh linn, air misneach a thoirt do theagasg na purgoidearachd?*

*F.* Thoiseach; ach cha do labhair iad air mar ni nnteach gu 'n uig bliadhna ar Tighearna 1140, gus rinneadh puinc creidimh dheth le comhairle lorence, mu thiomchioll 300 bliadhna roimhe so, gus na dhiaidh sin, le comhairle Trent.

C. *Ata eaglais na Roimh ag radh, gur h i fein amhn an fhior eaglais, agus nach fhead neach air bith, ith air a theasairgin, a sgaras è fein uaipe; cionnas ata earachd an teagaisg so soilleir?*

*F.* Ata so soillcir o chomharthaidh airid fior eagis, eadhon, bhi ag teagasg nithe do reir focail De, gus le bhi cur cul ris gach teagasg ata 'na aghaidh: 'Noise, nochd sinn cheana le iomad eisempleir, bheil teagasgaibh eaglais na Roimh easaontach na scrioptuireadh naomh, agus gu direach nan haidh; uime sin, cha 'n fhead e bhi gur h ì an ior eaglais, ach is eigin gur eaglais ro thruaillh ì.

C. *Am bheil eaglais na Roimh da rireadh ag teagasg, ch fhead neach air bith bhi air a theasargin, nach 'eil a co-chomunn sa, agus nach 'eil a' creidsin mar 'ta ise creidsin?*

*F.* Ata comhairle Trent a' daingneacha an teagg sin, agus ata gach Papanach ag aontuchadh le

D teag-

aiſgibh comhairle Trent mar phuingibh credimh; agus ata creid Phapa Pius IV. a' labhairt air na puingibh a dhaingniche le comhairle Trent, ag radh riu, " Am fior chreidimh Coitchinn as eagmhus nach fhead duin' air bith bhi air a theurnadh."

C. *Nach 'eil a' Phapanachd uime ſin, na creidimh ri mhi-ſheirc'eil?*

*F.* Ata. Agus ata e r' a thoirt fanear oſbar, gu 'n do chuir comhairle Trent ſuas da phuing dheug creideamh, nach cualas riamh iomradh orra ann aon chreid feadh an t ſaoghail.

C. *Nach raibh an teagaſg Papanach mu ſheachd ſacramainte ann ain fhios do 'n eaglais o ſhean?*

*F.* Ni an cualas riamh iomradh air teagaſg ſeachd ſacramainte ann ſan eaglais Chrioſtuidh, re ceithir no cuig ceud bliadhn' ann diaidh Chrioſt.

Ata ſean aithreacha na h eaglais a' iuadh amhain air dias, *eadhon*, baiſteadh, agus ſuipeir an Tighearna. Ata Juſtin Martyr, ann deireadh a dhara dion leith-ſgeul ag aithris air dias amhain. Ata Chryſoſtum *, Cyril †, Theophilact, Ambroſe, Auſtin ‡ agus Damaſcean, ag ſgriobhadh, gu raibh an t uiſge agus an fhuil a thanig amach a taobh ar Slanuighfhear, ag ciallucbadh ſacramainte na h eaglais, *eadhon* an t uiſge am baiſteadh, agus an fhuil ſuipeir an Tighearna. Ata iomad ſgriobhach Papanach ag aich-ſheun teagaſg nan ſeachd ſacramainte. Ata Hugo de S. Victore ag aich-ſheun gur ſacramaint ola bàis. Ata Halcot ag radh, nach aon ſacramaint co'-dhaingneach. Ata Priomh-cheann Beſſarion ag aidmheil da ſhacramaint amhain, baiſteadh agus ſuipeir an Tighearna. Ata an Cleireach Panormitan ag radh, " Nach d' órduigh Crioſt peanas " fhulang mar ſhacramaint." Ata póſadh, agus órdugha' gu deimhin nan gniomhartha greadhnach ach ni bheil cuid air bith ionnta, do na nithe d' a bhe

* Chryſoſt. in Jo. Hom. 87. † Cyril in Jo. l. 12.
‡ Aug. in Tr. 9.

bheil sacramainte air an deanamh suas. B' i comhairle Florence, ann sa bhliadhna 1438. a cheud chomhairle a shuidheich air áireamh seachd sacramainte.

C. *Mar bharantas air teagasg ola báis, nach 'eil na Papanaich ag deanamh feum, do litir* Sheumais v. 14, 16?

*F.* Ata iad; ach ata e soilleir, gu bheil an t áite in ag labhairt, thaobh gibhte miorbhuileach slanugha easlantibh, a lui'seacha air na h abstoilibh, agus nuid eile ann sa cheud linn do 'n Chriostui'eachd, nithi a sguir o cheann fhada. Do bhi urnuigh air son slanugha' an duine easlaint, do ghna ann co'-chuideachd úngadh le h óla an gniomh crábhach air am bheil an t abstol Seumas ag aithris; ach ni bheil eaglais na Roimh a' gnathacha' urnuigh air bith ann am bhi tabhairt ola báls.

C. *Nach 'eil comhairle Chonstance, a chruinnigh ann am bliadhna ar Tighearna* 1415. *a' mineacha' agus a cur amach, gu bheil rún an ti a bhios a' friotheala nan sacramainte priomh fheumail chum an eifeachd?*

*F.* Ata.

C. *Ciod iad na nithe ata leantuin air an teagasg so?*

*F.* Ata e srutha o 'n teagasg so, gu 'm fead sagairt aingidh le a dhroch rún ann am fritheala eifeachd nan sacramainte, a bhacadh, ge do bhios deagh rùn fliadhaidh maille re ull'ucha', ann san dream d' am frithealar iad; agus gu 'm bi congnamh gràsa De, air a chumail air ais uaith san ann gabhail nan sacramainte, ma 's ail leis an t sagairt gu 'm bi iad gun eifeachd. Nach mór a mhi-riosunt so!

C. *C' uin' a bha aid'ichc uaignigh air a chur mar fhiachacha le eaglais na Roimh mar ni feumail chum slainte?*

*F.* Cha raibh roimh chomhairle Lateran ann sa bhliana na 1215.

C. *Nach 'eil teagasg nam Papanach thaobh priomh-fheum aid'ichidh diomhair ann aghaidh nan scriopture?*

*F.* Ata. Faic Isa. lv. 7 Gniomh. ii. 38. agus iii.

19 agus xvi. 30, 31. Rom. x. 3.

C. *'N uair ata na ſean aithreacha ag labhairt air aidmheil, nach 'eil iad toſtach mu aid'-icheadh diomhair, mar ata é air a theagaſg le eaglais na Roimh ?*

*F.* Ata. Faic ſgriobhain Origin, Chryſoſtom, Auguſtin, *&c.*

C. *Nach 'eil cuid do na Papanaich fhoghlomta' a' gabhail o's laimh, nach raibh aid'-icheadh diomhair air órdugha' le Crioſt, agus nach 'eil barantas o Dhia air a ſhon ?*

*F.* Ata; gu ſonruighte am Priomh-cheann Cajeton, air Eoin xx. Scotus in Sent. 4. Diſt. 17. q. 1. Bell. de Penit. l. 1. ch. 4.

C. *Nach 'eil aid'icheadh diomhair na inneal ro chuntartach ann ſealbh eaglais na Roimh ?*

*F.* Is deimhin ſin.

C. *Nach 'eil an teagaſg Papanach 'ta toirmeaſg póſaidh do 'n chleir, an aghaidh nan ſcrioptuir ?*

*F.* Ata. 1 Tim. iii. 2, 12. Lev. xxi. 13. Heb. xiii. 4. 1 Cor. vii. 2, 9.

C. *Nach 'eil Ambroſe air* 2 Cor. xi. *ag radh, gu raibh na h abſtolaibh poſtadh uil' ach Eoin amhain ?*

*F.* Ata è.

C. *Nach raibh Tertullian agus Hilary póſtadh, agus nach 'eil Chryſoſtom, Ambroſe, Epiphanius, Theodoret, Theophilact, agus cach eile do na h aithreacha, ag radh, gu bheil póſadh laghail do'n chleir ?*

*F.* Ata. Faic an ſgriobhuiean.

C. *C' uin' a bha an teagaſg Papanach, ata deanamh póſadh na cleir peacach, agus ata toirmeaſg póſaidh dhoibh air a dhaingneacha ?*

*F.* Chuaidh dhaingneachadh air thus le Papa Gregory VII. m' an bhliadhna' 1074. agus ata Bellarmine ann labhairt air an am ſin, ag radh, " Gun do chul-ſleamhnuigh eaſpoigibh na Roimh o dhiadhachd nan aithreachaibh."

*CRIOCH nan CEISTEAN.*

# CREID PHAPA PIUS IV. 1560.

I. CREIDEAM ann aon Dia, an t Athair Uil'chumhachdach, Cruthai'fhear neamh agus na talmhain, agus gach aon ni faicſionnach, agus neo'-fhaicſionnach.

II. Agus ann aon Tighearna, Joſa Crioſt, aon ghin Mhic Dhe, air a ghintin o 'n Athair o uile bhio'bhuantachd; Dia do Dhia, Solus do Sholus, am fior Dhia do 'n fhior Dhia, air a ghineamhuin, agus cha 'n ann air a chruthacha' do aon bhrigh, no ſubſtaint ris an Athair, leis an d' rinneadh gach uile nithe.

III. Neach air ar ſoinne daoine, agus chum ar ſabhala, a thainig anuas o neamh, agus a rinneadh na dhuine leis an Spiorad Naomh do 'n Oighe Muire, agus a bha na dhuine.

IV. Agus do cheuſadh mar an ceadna air ar ſoinne, faoi Phontius Pilate, a dh' fhuiling, agus a dh' adhlaca'.

V. Agus a dh' eirigh aitis air an treas la do reir na ſcriopture.

VI. Agus a chuaidh ſuas air neamh, agus ata na ſhuidhe air deas laimh an Athair.

VII. Agus thig e ris ann gloir, a thoirt breith air bheoaibh, agus air mharbhaibh, agus cha d' tig crioch air a rioghachd.

VIII. Agus ata mi a' creidſin ann ſan Spiorad Naomh, Tighearna agus ughdar beatha, ata teachd o 'n Athair, agus o 'n Mhac le cheile, d' an dlighear adhradh agus gloir, an ti a labhair leis na faidhibh.

IX. Ata mi creidſin aon eaglais Choitchinn, agus Abſtolach.

X. Ata mi g' aidmheil aon bhaiſteadh air ſon logha cionta.

XI. Ata mi ag amharc air ſon aiſeirigh na 'm marbh.

XII. Agus beatha an t ſaoghail re teachd. *Amen.*

XIII. Ata mi gu daingean ag aontuchadh, agus a gabhail, re beal-theagaſg abſtolach agus eaglaiſeach, agus gach uile ghnathacha' agus riaghailteadh na h eaglais cheadna.

XIV. Ata mi ag aontuchadh leis na Scrioptuire Naomha, ann ſa cheart ſeagh ann ſam bheil a mhathair eaglais naomh a' deanamh, d' am buin breith a thabhairt air am fior ſheagh, agus a mineacha', agus minicheam iad do reir aontuchadh aonſgeulach nan aithreachaibh.

XV. Ata mi 'g aidmheil agus a' creidſin gu 'm bheil ſeachd ſacramainte do 'n nuadh lagh ann, gu fior agus gu direach air an gairm mar ſin, air an ordughadh le 'r Tighearn' Joſa Crioſt, agus feumail chum ſlainte chinnigh dhaoine, ge nach 'eil iad uile feumail do gach aon neach, eadhon, baiſteadh, co'-dhaingneacha' ſuipeir an Tighearna, peanas, fhulang,

ola bais, ordugh, agus posadh, agus gu bheil iad ag aisig grais; agus dhiubh sin nach fhead baisteadh, co'-dhaingneacha' agus ordugh, bhi air an tabhairt ath'-bhuailt' as eagmhus naomh-ghaoid. Ataim mar an ceadna, a' gabhail agus ag aontuchadh, leis gach riaghailt ris an do ghabh, agus an d' aontaigh an eaglais Choitchinn ann am fritheoladh solaimte nan sacramainte sin.

XVI. Ata mi a' gabhail, agus agus ag aontuchadh, leis gach ni air an do reitigh comhairle naomh Trent, thaobh peacadh gin, agus sirineacha'.

XVII. Ata mi 'g 'aidmheil mar an ceadna, gu bheil gu fior agus da rireadh iobairt reitich air son nam beo agus nam marbh air a h oifrealadh do Dhia ann san aifrinn; agus gu bheil corp agus fuil Iosa Criost ar Tighearna, maille r' a anam agus r' a dhiadhachd, gu fior agus da rireadh le 'n uile thabhachd ann an sacramaint naomh na suipeir, agus gu bheil lan atharrach' air uile bhrigh an arain gu corp Chriost, agus air uile bhrigh an fhiona g' a fhuil sin, agus ris an atharruch' so, deir an eaglais Choitchiun TRANSUBSTANTIATION*.

XVIII. Ata mi 'g aidmheil gu bheil Criost gu h iomlan, agus fior shacramaint air an gabhail fuidh aon ghne amhain.

XIX. Ata mi creidsin mar an ceadna, gu daingean, gu bheil Purgoidearachd, no ionad glanaidh ann; agus gu 'm bheil na h anamaibh ata air an comail nam priosuinich ann sin, ag faghail furtachd trid cuideachadh nan ionracain.

XX. Ata mi creidsin mar an ceadna, gu bheil adhradh, agus urnuigh r' an tabhairt do na naoimh ata rioghacha maille re Criost; agus gu bheil iadsan re urnuighean air ar soinne, agus gur coir mor mheas a bhi d' am fuighleach †.

XXI. Ata mi gu ro'-dhaingean, ag radh, gu 'm bu choir iomhaighin Chriost, agus na Oighe Bheannuighte, agus iomhaighin naoimh eile a bhi aguinn, agus an coimhead, agus gu bheil onoir, agus meas dligheach r' an tabhairt dhoibh.

XXII. Ata mi ag dimhineach gu 'n d' fhag Criost cumhachd deagh-ghean, no cairde ann san eaglais, agus gu bheil bhi 'g an gnathacha' ro chosta'ch do 'n t sluagh Chriostuidh.

XXIII. Ata mi 'g aidmhell, gur h i eaglais naomh, Choitchinn agus abstolach na Roimh, mathair, agus bain tighearna gach uil' eaglais; agus ata mi gealltain, agus a' mionnachadh umhlachd do easpoig na Roimh, fa'-cheimnighe 'n Abstoil Pheadair, Prionsa nan Abstol, agus fear ionaid Iosa Criost.

XXIV. Ata mi gu 'n teagamh a' gabhail, agus ag aidmheil, gach aon ni eile, a thugadh, a reitigh, agus a chuireadh

* Brigh'-atharrach.     † Reliques.

-adh an ceill leis na comhairle, agus an naomh lagh teadh an t saoghail, agus gu sonruighte le seanadh naomh Thrent; agus gach uile nithe ata na aghaidh 'sin, agus gach eiriceachdacha, a dhiteadh, a dhiultadh, agus a mhallaighe leis an eaglais, Ataim mar an ceadna, a' diteadh, a' diultadh, agus a' malluchadh.

Sgriobhadh an Creid so san Roimh, ann bliadhna ar Tighearna 1560. ann sa chuigeadh bliadhna do Phapachd Phius, agus ata gach neach a ghabhas oifig naomh na cleire air fein, ceangailt' le mionna, cha 'n e mhain a chreidsin, ach a sheasamh, agus a dhion, agus a theagasg do 'n treud a chuireadh air a churam, agus sin fuidh dhiom an De Uilechumhachdaich, agus nan abstol naomh Peadar, agus Pol. Ata cheud da phuing dheug do 'n Chreid so, do reir na Criostui'eachd o shean. Agus is teagasg Papanach a' chuid eile dhuibh.

*Ata na puince, agus na briathraibh a leanas air an cruinneachadh a 's lagh na Cleire le Ard Easpoig Cranmer, a nochda' an fheum a bha air aith-leasugha.*

Ni 'm feadar breith a thabhairt air easpoig na Roimh le neach air bith, ach le Dia amhain; agus ge nach biodh meas air bith aige do shlaint' anma fein, no do shlaint' anma duin' air bith eile, ach ge do thairneas e sluagh gu 'n aireamh nan cruachaibh sios do iofrionn maille ris fein; gidheadh cha 'n fhead duine beo air thalamh a chronacha', oir a mhead as a deirir Dia ris, cha 'n fhead duine breith a thoirt air, oir cha 'n fhead Dia teachd fuigh bhreitheanas duine.

Feadaidh easpoig na Roimh, iochdranaibh fhuasgladh o 'm mionnan dilseachd; agus feudaidh e carn eaglais a chur air impearaibh, agus air prionnsaibh, an cur sios as an dreachd, agus an iochdranaibh fhuasgladh o 'm mionnan, agus o 'n umhlachd dhoibh, agus mar so an co'-eigneachadh chum ceannairc nan aghaidh.

Cho bu choir do righaibh, no do phrionnsaibh, easpoigean a chur nan suidhe 'n taobh shios diubh, ach eirigh suas gu h urramach fa 'n comhair, agus aite suidhe onorach laimh riu a thabhairt dhoibh.

Bu choir gach uile chuis spioradail, no aimsireil a' chriochnacha, agus a reiteacha' le breith na cleire.

Cho bu choir do bhreitheamh air bith fiadhnais aon easpoig a dhiultadh ge nach be ach a h aon ann.

Cho choir muintir an t saoghail a bhi 'n am breitheamh air a chleir, ni mo a dh' fheadas iad an co'-eigneacha', a dhioladh am fiachaibh dligheach ach 's iad na h easpoigibh amhain

mhain as eigin bhi 'n am breithibh orra.

Buinidh e do eaſpoig na Roimh gach uil' ardugha inmhe ſpioradail a thabhairt.

Cha 'n fhead aon neach a bhitheas re ſior aithreachas maitheanas peacaidh fhagail, ach trid athchuinge ris na ſagairtibh.

Ata ſinn a' faghail maitheanas peacaidh le bhi toirt aire do fhleadhaibh, agus do thuiriſibh airid ann ſan mheannmghair *, agus amaibh ſuight' eile, le fearta maitheanaſa eoſpoig na Roimh.

Feadaidh eaſpoig na Roimh neamh fhoſgladh, agus a dhruideadh air daoinibh.

Cha 'n fheadar ni air bith a dheanamh an aghaidh na ti a thogbhas a chuis chum na Roimh.

Cha 'n f hear murtaidh an ti a mharbhas duine ata fuidh charn eaglais.

Ni bheil eifeachd, no treiſe air bith ann an reachd prionſaidh, ma taid an aghaidh reachd agus ordughean eaſpoig na Roimh.

*Ann ſo ata leantuin briathra a ghnathaigh Tetzel, agus a chompanachaidh, ann bhi mineacha' an tairbh ata ann caird', no comas fhaghail, agus am feum ata air an ceannach beagan roimh an aithleaſacha.*

" Mu cheannaicheas duine air bhi litirche comais, feadaidh anam clos ſuaimhneach a ghabhil, thaoibh a ſlainte. Na h anamaibh ata air an comail am Purgoidearachd, air ſon am bheil an comas ſo air a cheannach chum an ſaorſa, co luadh as a ni an t airgiod fuaim ann ſa chiſte, ata iad air ball ag faghail fuaſgladh as ionad na do 'ruinn ſinn, agus a' dol ſuas chum neamh. Gu 'm bheil eifeachd cairde, no litriche comais, co mhor, ge do bhitheadh neach ciontach, ann ſa pheacadh as ro'-ghrainealeadh, eadhoin, eigneachadh a' dheanamh air mathair Dhe (ni nach 'eil comaſach) gidheadh, gu 'm bitheadh e air a logha, agus air a thoirt air falbh leo, agus an duine air a ſhaora o pheanas agus o chionta. Air ſon taſtan feadaidh thu anam t athair a ſhaoradh a Purgoidearachd.

Ata iad ſin, agus iomad briathra ſiathuigh eile, air an roghnacha 'mach a ſgriobhui'ean Luther le Chemnitius, ann a Examen. Conſilii Tridentini, apud Herm. Vander Hardt. Hiſt. Liter. Reform. pars 4. taobh duileag 6.

*Eiſ-*

* Jubilee.

## *Eiſempleiribh air* AIN-IOCHD *na* PAPANACHD.

DO bi a Phapanachd ann ſgach linn, *Mathair Grainealachda na Talmhain.* Do bhi moran do na Papaibh nan torathairibh co'-airighte air ſporſa, uail-mhiannucha, neo'-dhilſeachd, ain-tighearnas, ain-iochd, neo'-dhiadhachd, agus gach gne aingidheachd. Agus do leann na Priomh-chinn, na h ard eaſpoigeadh, na h eaſpoigeadh, gu ſuilbheir an eiſempleir ua'-bhaſach a chuireadh rompa le 'n uachdranaibh ſpioradail, ann 's gach lochd ro fhuathach. Thug a chuid mhor do 'n chleir a b' iſle 'n am meaſg iad fein ſuas gu h ain-eolas, traitearachd, agus dioch gniomharatha; ag eabra' ann ſtriopachas, ſodomachd, fein-thruailleadh, &c. Ach cha 'n e ſo an t iomlan; do bhi ſiad cionrach ann ſna h ain-iochdaibh a b' oilteileadh, ann ſan all-mharachd bu bhruideala, gach am a fhuair iad lamh an uachdar. Mar fhia'nals murtadh eidear le cheud, agus tri fichead millioa Proteſtanach, gun bhroſduchadh air bith ann Germany, Polland, Spain, Aſia an Iar, Africa, Innſeadh na h ard an Ear, agus America, fuidh ſgaile bhi a craobh ſgaoileadh an t ſoiſgeul, no chum ait'adhlaic Joſa Chrioſt a choſnadh as laimh na mi-chreidmhich; an traitearach agus am murtadh bruideal, chum cur as do mhiltibh do na Waldenſes, agus dreama Aithleaſuight eile as an Fhraing, Bohemia, Hungary, Tranſilvania, Lithuania, agus a Poland; mar an ceadna o Auſtria, am Palatinate air an Rhine, Saltſburgh, agus ionada eile ann Germany; geur leanmhuin ath-bhuailt am Piedmont, Savoy, agus an Fhraing; am murtadh ioſrionnach air Proteſtanaich ſan Fhraing, agus Eirinn *. An oirpe ann-dana, a thugadh air Righ SEUMAS I. Shaſgain agus a mhordhaill, chum an ſeudadh ſuas le fudar ann ſan aithir; na geur leanmhuine ath-bhuailt air Proteſtanaich (do gach ainm) ann BRITAIN, fuidh rioghach prionſaidh Papanach, no iad ſan a bha tairgſe pilleadh

* Am Paris air la Bhartholoime, ann ſa bhliadhna 1571. ann am marbh na h oidhche; agus gaoirid na dhiaidh ann ionadaibh eile 's an Fhraing, do bhi 25 mile (do reir cunntais Mhezeray 30 mile, do reir cunntais Thuanus da ſgriobhadair Phapanach,) gu h all marach air am murtadh: Agus do bhi iomad ceud do na Flaithibh, agus do uaiſlibh na rioghachd a chuaidh chuireadh chum poſadh Riogh Navarre 'n am meaſg, ris an do ghabh a chuirt gu failteach, agus leis gach coſlas cairdeas; agus thug Papa Gregory XIII. buidheachas foilleaſach do Dhia air ſon a choſgradh oilteil ſo. Agus ata S. Eoin Temple ag ſgriobhadh gu 'n deachadh deich agus ſeachd fichead mile Phroteſtanach a choſgradh ann Eirinn, gun bhroſducha air bith ann ſan bhliadhn' 1641. ann uine da mhios.

pilleadh air an ais chum eaglais na Roimh, agus faidheoidh, bhi cuir fios prionfaidh, rioghraidh, agus impeirean o 'n ughdarras le reachda Papail, leis an raibh an riochdaibh air an cuir faoi mhallucha', no faoi thoirmeafg, agus an iochdranaibh air am brofdugha chum ceannairc nan aghaidh, no chum am murtadh, agus aithn' aig' prionfaidh eile am fearan a' ghlacadh, faoi phaineachas tuiteam fuidh fheirg an De Uile-chumhachdaich, agus faoi' dhiom nan abftolaibh naomh Peadar agus Pol.-----

Ata an doigh ifrionnach, leis am bheil Papanaich a cur an ain-iochda oilteil ann gniomh air Proteftanaich na uamhunn do nadura dhaoine.

Ann an cur gu bas leis a Chuirt Rannfughaidh an diaidh ann neach ris an abair iad eiriceach, a thoirt fuas do 'n diabhuill agus d' a ainglibh gu folaimte, ata e air a lofgadh gu bas, am builfgean dearcadh le aoibhneas, agus ard chliu na ceart droinge a dh' amhairce air bas, a chiontaich bu mho, le truas. Cha 'n 'eil neach air bith aig' am bheil co mhothughadh duine, a dh' fheadas a leughadh gun oilt' agus ua'mhunn an cunntas ata air ain-iochd nam Papanach ann Piedmont, an Fhraing, Eirinn agus ionada eile. Do bhi cuid air am fionna beo, cuid eile air am beo adhlac le 'n cinn os ceann na talmhain: cuid eile a bha an frona, an ciochan, agus buill eile air an tarruing dhuibh le turcailibh teine dearg, agus an eadan air an locar le gilbibh, do bhi cordaibh air an ceangal mu chinn droinge eile, agus iad air an teannadh le bataibh gus an d' tainig an fhuil amach air an fuilibh, air an cluaifibh, agus air an fronaibh, air uaireadh leumadh an fuilibh as an ceann. Do bhi beul agus ionada fofgailt eile cuid air an lionadh le fudar, agus ann fin teine ga chur ris; do bhi beulaibh cuid eile air an cumail fofgailte le fruillean agus uifge lobhta, fual, agus nithi falach eile air an dorta' fios nan amhuigh. Do bhi mnai air am fofgladh fuas, agus an fin air an roafda air ftoba iaruin, agus an fin an ciochan 'ga 'n ith mar nithe foghail: do bhi moran dhiubh a bha torruch air an fgoltadh fuas chum f gu tuiteadh na leanaibh amach, mar chobhartach do mhadraidh agus do mhucaibh. Do bhi bain-tighearnaibh, agus mnai uafal, oighe maifeach, agus caileana og air an eigneacha' gu foilleafach ann lathair am feara poftadh, agus am parantaibh; agus do bhi cuid dhiubh airis air an giulan mar bhuill fanoid le ftuib air an fathadh fuas rompa. Naoidheana gu h aith-neafach air an tarruing as a cheile, no air an tilgeadh thar creaga ard; agus moran dhiubh air an cumail fuas air roinnibh cloidheamh agus fleadhan, gus an deug iad le fpairn: do bhi moran air an glacadh air an failtibh, agus air am bualadh gu bas air ceannaibh agus air clochaibh. Do bhi moran air an lofgadh

a

a dheanamh ſugraidh gus an do bhruchd a' mionach amach, no air an tuthchadh gu bas le teine mall, ann an uaimhibh. Chuaidh caolain cuid a cheangal re craobhan, agus do bhi iad an ſin air an ſgiurſadh ma 'n cuairt gus an tarneagh gu h iomlan amach iad; do bhi an croidh air a thabhairt as dream eile, is iad 'g an cagnamh le 'n fiaclaibh. Do bhi cuid air an ſeideadh le builg, gus an raibh iad ullamh chum ſgaineadh as a cheile, do bhi pineacha air an ſathadh gu tiugh an ann cuid eile o mhullach gu bonn; an t am bha dream eile air an roaſda le teine ſoadair no ann amhuinn theanteadh. Do bhi clann air an co-eigneacha' chum am parantaibh gradhach a mhurtadh, no parantaibh chum an caomh chlann a bhathadh no chum an ſgornach a ghearradh. Do bhi ſir-phoſtadh air an co-eigneacha chum lann a ſhathadh nam mnai gradhach, agus mnai chum am fir-poſtadh caomh a chrochadh, agus ann ſin air a murtadh gu h ain-iochd-mhor iad fein.

Ann ſgach ain-iochd ua-bhaſach agus murt' all-mharach dhiubh ſin, a ghnathaighe air droing Aithleaſaighte, cho roibh na mnai Papanach dada gaorid do na feara; oir ann ſa choſcradh an Eirinn, do mharbh aon diubh ſeachdnar fear agns mnai ann aon mhaidin, agus do mharbh aon eile dhiubh cuig is da fhichead bean le a laimh fein. Agus 'n uair a ghear na h iofrionnaich neo'-dhiadhaidh ſin nam bloideamh as a cheile agus a loiſg iad moran Bhiobuil Proteſtanach, dubh-airt iad "Gur b' e Tein' Iefrionn a bha-ann." Cha 'n eil' ſinn a' labhairt air diablila, ach air PAPANAICH!

*C R I O C H.*

## CARDE, NO COMAS a dh' aontaigh PAPA CLEMENT V. do EOIN, agus JOAN, RIGH agus BAIN RIOGHAIN na FRAINGE, agus d' an FUI-CHEIMNIGHIDH gu brath.

CLEMENT Easboig, seirbhiseach, do sheirbhiseiche Dhe, d' ar mic agus ar inghin ro chaomh ann Criost, an roi-oirdheirc Eoin, agus Joan Riogh, agus Bain-rioghain na Frainge, failte, maille r' ar beannugha' abstolach: Ata sinne gu toilleach ag aontachadh le' r 'n iartus sa, agus gu sonruighte, ann sna nithe sin ata sibhse 'g iarruidh gu diadhaidh, gu 'n deonaiche Dia dhuibh sith agus suaimhneas. 'S ann uaithe so, ata sinne ullamh a fhreagradh ar 'n iartuis umhal, agus le 'r 'n ughdarras abstolach, ata sinne leis an Litir so, ag aontuchadh lan chomas gu brath na dhiaidh so, dhuibh se, agus d' ar fui'cheimnighibh a bhitheas ann san am nan righribh agus na 'm bain-righribh san Fhraing, agus do gach aon aguibh se, agus dhoibh san faileith: Gu 'm fead gach athair faoisaid * mu san do 'n chléir, no do 'n t sluagh a bhitheas e d' an dean sibh se, no iad san roghain, malairt a thabhairt ann s gach moid no gealladh a thug sibh cheanna, no bheir sibh se, no ar fui'cheimnighibh na dhiaidh so, (ann taobh mach do mhoide m' an Fhearan Naomh, no mu na h abstoil bheannuighte Peadar agus Pol, no mu gheannuigheachd amhain) agus mar an ceadna, gach mionna a thug sibh, no bheir sibh se, no iad san, ann s gach am re teachd, nach fheadar a' choimhead gu tarbhach, *gu 'm feadar am malairt*, le oibribh diadhaidh eile, mar chi eisean iomchuidh air son sith ar 'n anamaibh se, no an anamaibh sin. Bitheadh e uime sin, air gach doidh neo'-laghail do neach air thalamh atharrach' a dheanamh air a-so, no le dioras cur na aghaidh. Agus bitheadh fios aig' gach neach a bheir oirp' air an nith so, gu 'm bheil e air ball a' toilltin fearg Dhe, agus fearg nan abstol naomh Peadar agus Pol.

Air a tabhairt aig Avignon. 12 Calend. Maii. ann 1357.

Faic Cacherius Spicileg, miscell. Epiostolar, tom. 4. p. 275

*_* Do reir na Litir so, cha 'n fheum righ air bith Francach a' mionnan as solaimte a choimhead 'n as faide na bhios e tarbhach dha sin a dheanamh, agus ma gheibh e faoiseadach, a mhalairteas nith eile air son a bhriseadh, feadaidh e roghain a dheanamh air neach air bith do 'n chleir a thogras e, chum faosaid. Ata e soilleir mar an ceadna, nach 'eil dion earbsa air bith thaoibh coi'cheangal reite, sith no cairdeas a nithear re daoinibh a ghabhas an t sochair so dhoibh fein.

PROTESTANACH.

* Father confessor.

